D

# LAOIDHEAN

AGUS

# DÀIN SPIORADAIL

LE

MURACHADH MACLEOID
(NACH MAIREANN)
SCALPAIDH NA H-EARRADH

AIR A DHEASACHADH

LEIS

AN URR. CALUM MAC'ILLINNEIN, B.D.
AN DUNEIDEANN



EDINBURGH
NORMAN MACLEOD
1908

# EDITORIAL NOTE

It is with feelings of considerable satisfaction and pleasure that we put this book within reach of our countrymen. The story of the gifted author, whose early demise must be deeply lamented by all who knew him, is full of pathos and rich in poetic and spiritual charm. We did not, ourselves, have the privilege of his personal acquaintance, and yet the reading and oft rereading of his beautiful poems have resulted in a kind of knowledge that has heightened into affection. One cannot read the autobiographical allusions scattered here and there throughout his poems without being moved. They afford glimpses into a soul transfigured by grace, refined by suffering, and seized with an holy earnestness, begotten at the Cross, for the highest well-being of his fellows.

The poems, considered on their merit, are well above the average. Some of them reach a very high degree of excellence. With perhaps rare exceptions, there is nothing of the kind in our language that would suffer by comparison with his elegy on Bean Iain Iain MhicLeoid. It is beautiful alike in expression, in tenderness of feeling, and in vividness of portraiture. The subject of the elegy lives and moves and shines before our imagination,

as we read. Did space permit, it would be easy to condescend on particulars to show how well the laws of modern Gaelic verse are preserved, probably all unconsciously, in these verses. As poetry they deserve honourable mention in Gaelic Literature.

The sentiment is exceedingly good, often touching. Among religious Gaelic poets the author may be said to have gleaned in a field all his own. He was very much indebted to Peter Grant, and to some extent to Dr. MacDonald, but their influence ends with the particular mould in which he chose to cast his musings. His own life and experience gave direction and point to his meditations, while the deepening shadow of death, which was creeping over him, gave a degree of holy earnestness.

The poems are given as they are in the MS., but the Editor has ventured to suggest, for the sake of completeness and easy reference, titles for such poems as are without them in the MS. These are enclosed in square brackets.

It is our pleasing duty to acknowledge the kind encouragement of our friends, Rev. D. J. Martin, Oban, and Rev. John S. Macphail, Benbecula. These went carefully over the work in proof, and join with us in commending it for its general excellence.

The kind consideration and unfailing courtesy of our printers—Messrs. Morrison & Gibb Limited—left nothing to be desired.

We send out the book in the eager hope and belief that it may be widely read and greatly blessed.

# ROIMH-RÀDH

RUGADH MURACHADH MACLEOID, ùghdar nan laoidhean so, ann an eilean Scalpaidh, an sgìre na h-Earradh, air an 28mh là de'n Mhàirt, 1881. Aig aois sia bliadhna chaidh e do sgoil an eilein, agus fad nam bliadhnachan a chaith e an so choisinn e cliu mar fhoghlumaiche foghainteach, sgiobalta. Aig aois seachd bliadhna deug dh' fhàg e a dhachaidh agus chaith e sia bliadhna mar sheoladair,—ceithir bliadhna a mach á baile Ghlaschu, air amhuinn Chluaidh, agus dà bhliadhna air soithichean eadar Lunnuinn agus tirean cèin, gu h-araid Australia agus New Zealand.

Bha e air tùs ro-chuimhneach air a dhachaidh, agus ro-ealamh ann an comhlionadh a dhleasdanas d' a chairdean. Ach thainig e fo bhuaidh dhroch chompanach, a threoraich e a thaobh gu slighean claona, air a leithid a dhòigh 's gu'n d' thainig e gu bhi 'na mhac struidheil. Air a thurus mu dheireadh á Lunnuinn gu New Zealand bha an aimsir anabarrach garbh agus stoirmeil. Fhuair e dochann d' a shlainte cuirp an uair sin nach do chuir e dheth a riamh. Chaidh a chur do thigh-eiridin ann an aon de na puirt-mara thall thairis, agus an uair a thainig e

mach á sin bha an t-saitheach air seoladh, agus esan air fhàgail gun airgiod, gun chairdean, agus briste 'na chorp. Gidheadh rinn e a rathad dhachaidh as na cearnaidhean iomallach sin, agus bha e làn-dea'-beathta ann an tigh 'athar, a dh'aindeon a dhearmad air a chàirdean rè na h-amisir ud.

Bha e o 'n àm so a mach gus a chrioch daonnan fuidh aire ghràdhach, chaoimhneil, a mhàthar, a rinn a' h-uile ni 'na cumhachd air son a chomhfhurtachd. Aig toiseach a ghalair bha ni-eigin do dhòchas aige gu'n rachadh e am feabhas, ach 'n a dheigh sin chaidh e na bu mhiosa, agus thaisbein comharraidhean mi-fhàbharach iad fein. Chaomhnadh e air son ceithir bliadhna an deigh dha tighinn dhachaidh, ach an deigh dà bhliadhna bha a dhòchas air faighinn thairis air a bhuille ro-lag. Chaochail e air November 13, 1907.

Bha an tinneas so air a beannachadh gu saoibhir dha anam, agus thòisich Spiorad an Tighearna a' saoithreachadh gu cùmhachdach air a choguis. Luidh a chionta gu trom air 'anam, agus chunnaic e e fein, 'na pheacach caillte, air a leagadh sios fuidh laimh-smachdachaidh an Uile-chumhachdaich. Chomhairlich e a cho-aoisean òga an cul a chur ris a' h-uile cuideachd olc agus aingidh, agus gu h-àraid deoch-laidir a sheachnadh, oir b'e so a dh' aobharaich a leithid a chall d' a fein. Bha e fada as eugmhais dòchas da anam, agus thainig e dh' ionnsuidh a cho-dhunaidh nach robh trocair no tearnadh ann air a shon. Is iomadh là agus oidhche an-shocrach, mi-fhoiseil, a chuir e seachad, a' caoidh air son a chionta ann a bhi a' ceusadh an Fhir-shaoraidh, agus a' dòirteadh fhala

luachmhoir-san. Ach cha b 'i toil an Tighearna fhàgail anns an staid dhorcha, dhòruinneach so. Dhealraich solus a Chroinn-cheusaidh a steach d' a anam, agus, mar ann am priobadh na sùl, thainig an teachdaireachd so d' a ionnsuidh o shuas. "Is leor mo ghràs-sa air do shon." Ghabh e Criosda air fhocal, agus theich a' h-uile eagal agus teagamh uaithe air ball.

An deigh iompachaidh chaomhnadh e air son dà bhliadhna, 'na Chriosduidh soilleir agus dileas, an comhnuidh a' moladh ainm an Tighearna, agus a' cur an ceill meud nan nithean a rinn Dia air a shon. Bha a ghibhtean 'nan-iongantas do na h-uile a thaghail air. Chaith e 'uine a' cur ri cheile nan laoidhean binn, blasda, so, agus ag urnuigh gun sgur. Dh' fheith e an t-aiseag a null as an t-saoghal so dhachaidh le foighidin diongmhalta, a' cumail fagus air an t-Slanuighear, agus a' deanamh na dh' fheudadh e air a shon-san. Thuirt e gu tric gu'm b' iongantach an ni gu'n robh e' dol a bhàsachadh air son a bhi beò gu bràth.

Cha robh e ach sia là deug air an leabaidh aig a' chrioch, agus ghleidh e a chiall reusonta gu soilleir agus gun smal gu na mionaidean mu dheireadh. Bha tlachd iongantach aige ann an Soisgeul Eoin, far am bheil Criosda Fein a labhairt cho tric. Chaidh sin a leughadh dha, agus mar an ceudna an treas Salm thar an fhichead, agus na h-earrainnean mu dheireadh de 'n t-seachdamh caibideil an Leabhar an Taisbeanaidh. Air a'mhaduinn ma'n do chaochail e, ghairm e a mhathair chum na

leapa, agus thubhairt e "Cha 'n eil mise gu bhi fada an so; bithibh-sa mar sin foighidneach agus misneachdail, oir tha sibh a' cur dragh orm le 'ur caoidh. Bha mi car ùine air mo phianadh le eagal a bhàis, ach tha sin uile seachad a nis, agus tha mi ro-thoileach an saoghal so fhàgail air son a bhi maille ri Criosda. O Criosd an diugh!" Mu shia uairean feasgar an deigh so thug e suas an spiorad, agus chaidh e steach do ghairdeachas agus aoibhneas na muinntir a gheibh bàs ann an Criosda.

Bha Murachadh Macleoid 'na òganach air an do bhuilich an Tighearna mòr-thalanna, a thaobh inntinn agus tuigse. Bha e mar an ceudna anns na bliadhnachan mu dheireadh 'na Chriosduidh ro-dhileas agus dhiongmhalta, a rinn bunait a mhain anns an dìdean laidir sin air nach toir geatachan na h-ifrinn buaidh. Bha a bhàs 'na bhuille ghoirt d' a phàrantan, da luchd-daimh, agus da luchd-eolais, agus cha bhi e furasda 'àite a lionadh ann am fion-lios an Tighearna. Bí a rùn dhurachdach fein, am feadh a bha e a lathair, gu'n rachadh na laoidhean agus na dain spioradail a sgriobh e a chlo-bhualadh, a chum urram agus gloir a Thighearna agus a Shlanuighear. Agus tha sinne a nis 'g an cur ann an làmhan ar co-luchd-dùthcha an dòchas gu'm bi iad air an cleachdadh mar inneal an lamhan an Spioraid Naoimh air son a bhi 'g ath-bheothachadh anama, agus 'g an tàladh a steach a dh' ionnsuidh rioghachd Chriosd.

A. S. M.
S. M.

# CONTENTS


| LAOIDH | | PAGE |
|---|---|---|
| I. | [Am Bas Spioradail] | 1 |
| II. | [Gradh M'Fhear-saoraidh] | 6 |
| III. | Marbhrann | 12 |
| IV. | [An Iobairt-rêite] | 18 |
| V. | [An Ath-bhreith] | 23 |
| VI. | [Mo Shlanuighear] | 25 |
| VII. | Staid na h-Eaglais | 28 |
| VIII. | [Staid Naduir] | 32 |
| IX. | [Bheatha Nuadh] | 40 |
| X. | Principal Rainy | 47 |
| XI. | [Gairm an t-Soisgeil] | 51 |
| XII. | [Buaidh Grais] | 58 |
| XIII. | [Tre Ghras] | 62 |
| XIV. | Staid Naduir agus staid Grais | 68 |
| XV. | Truaighe an Aingidh | 71 |
| XVI. | An Fhein | 80 |

# LAOIDHEAN AGUS DÀIN SPIORADAIL



## LAOIDH I

[AM BAS SPIORADAIL]

1 NACH duisg sibh a chairdean 'n 'ur slainte 's 'n 'ur 'n oig,
Gu caithris is urnuigh 's 'ur dusal ro mhor;
Tha sac bho 'n namhaid 'g 'ur taladh gu bron,
Toirt luths 'o 'ur smaointean 's 'g 'ur nulag 's a' cheo.

2 Chi thu cuid anns an t-saoghal ro shaoirsneal le shogh,
An cridh'air a lionadh 's am miannan gun leoir;
Cha chluinn thu 'nam briathran ach sgiala m'an lon,
'San t-anam neo-chriochnach 's gun sgial air a choir.

3 Fuirich car uin gus an caochail gach sogh,
A theicheas mar sgaile 's a' blath mar a' cheo;
Faic am fear laidir 'n a ghairdean rinn bosd,
A' gleachd ris an fhiontach mar chiochran gun treoir.

4 Tha Satan cho briathrach gu riarach 'ur cail,
'S an fheoil air a thaobhsan bheir umhlachd gun dail;
Gun eagal no curam mar bhruidean a' fas,
Caoin-shuarach mu'n t-siorruidheachd nach criochnaich gu brath.

5 Nach stad sibh a chairdean oir bhathadh 'ur smuain,
Gu sealltuinn gach taobh dhibh air caochladh an t-sluaigh;
A chleachd a bhi comhl' ribh 's gach doigh dol mu'n cuairt,
'S ro thearc an diugh beo iad 's tu aonranach 'g an cluain.

6 'S nach seall thu air larach tigh tamh do luchd gaoil,
A chunnaic thu treubhach 's ro eibhin gun ghaoid;
Le teaghlaichean oga a' comhrag an t-saoghal,
'S gach aon dhiubh fo' 'n bhosdan ro bhreota 's an uir.

7 Tha guthannan cruaidhe 'g ar ruagadh gach la,
Toirt rabhaidhean druighteach gu 'r dusgadh tre ghras;
A chlaidheamh 's e ruisgte 's ar n' uine ro ghearr,
Mur duin sinn ri Criosda ri sgiathan air geard.

8 Tha bantrach le ciochran ro chianail fo chàs,
Ach cliu bhi do Iosa dh' fhag briathran a ghraidh;

Fear tighe na bantraich 'na teanntachd ro bhlath,
'S a ghairdeanan sinnte gu didein d'a h-al.

9 Nach lub sibh 'ur gluinean ri ughdar na slaint,
'S gu'n dhoirt E fhuil phriseal chaidh iobradh 'n 'ur 'n ait;
A ghlanas air n' eucairt mar reultan ro aill,
Ni iomchuidh air neamh sinn 'na sgeimh-san gu brath.

10 Gach aon tha gun eolas air morachd Mhic Dhé,
Na stadaibh 's a' chomhnard mar Shodom gun cheill;
Ri aighear is solas 's gach struidhealachd bhreun,
Bheir t-anam do dhoruinn 's do'n *tophet* gun leirs.

11 So 'n doruinn bhios piantail 's nach criochnaich gu brath,
Co 'n dain a' ni sgeul air gun bhi fiaradh mu'n chradh;
Tha 'n cuideachd nan diabhoil 's e miann 'san ceol-gair,
Bhi teannachadh thruaghan gun truas dhoibh no baigh.

12 'S e 'm bron bhios ro chiurrt' gu 'm bi diombadh an Uain,
'S a chorruich a' taomadh 's 'g an sgiursadh ro chruadh;
'S an t-ainm tha ro naomha bi gaoid roimhe is fuath,
Le toibheuman oilteil 's an *tophet* ro thruagh.

13 Bi Lucifer graineil le tabhachd gu leir,
A' riasladh nan truaghan 's gach uair cuir an ceill;
A' fanaid ri canran 's ag aireamh gun gheill,
Do bhraithreachas Shatain seach fabhar Mhic Dhé.

14 Cha'n 'eil cainnt anns an t-saoghal ni chuis chuir an ceill,
Riamh cridhe cha d' ghluais, oir cha robh cluas ann a dh' eisd;
'S cha 'n fhacas le suil e meud na daorsa gu leir,
Tha 'n cuan lasraichean siorruidh 's corruich Dhia air le meud.

15 Och nach tig sinn ag urnuigh le durachd is sbairn,
Gu bonn a chroinn-cheusaidh far an d'eigh an t-Uan Caisg;
'S a lotan 'n ar leirsinn mar eiric 'n ar 'n ait,
A dh' aisig 'na ghaol dhuinn rathad saoraidh o' n bhas.

16 Nach iarr sinn a Spiorad bhi sileadh tre ghras,
A thaiseach ar cridhe gu sireadh a ghraidh;
Gu'n tuiteadh na lannan tha dalladh ar cail,
Gus an tuig sinn air feuman is eifeachd a bhais.

17 Faic thus' aon do 'n t-sluagh ud chaidh fhuasgladh o'n bhas,
Dha 'n do nochdadh a sgeimh-san is eifeachd na slaint;
'S e miann bhi 'g eisdeachd deadh sgeula nan gras,
Is cliu an Fhir-shaoraidh toirt urach do 'n cail.

18 'S duilich leam fein bhi gun speilig gun treoir,
Nach faigh mi dha 'n eisdeachd 'san t-eug air mo thoir;
Is air latha na slaint rinn mi taire ro mhor,
A' m' chiontach aig Satan gu'n do dh' fhailnich mo threoir.

19 Gloir do 'n Fhear-Shaoraidh 'san cliu dha gu buan,
Rinn fathast mo chaomhnadh 'na naomhachd 's 'na thruas
Gun tlachd a bhi diteadh 's e stri ris gach sluagh,
'S ged a chaill mi gach solas tha mo dhochas 's an Uan.

## LAOIDH II

### [GRADH M'FHEAR-SAORAIDH]

*Air fonn*: "Tha Sion a' seinn"

1 THA mi fo leon 's mo threoir ri fannach,
'Nam dheoraidh airsneulach caoin;
Gun dochas gu brath ri slaint air thalamh,
'S am bas 'na chabhaig teachd dluth;
'S gach lighich fo 'n ghrein cha leigh's mo ghalair,
'S mo reis chaidh seachad mar dhriuchd;
'S tha galair mo chleibh 'ga m' reubadh dhachaidh,
'S le pein theid m' anam fa sgaoil.

2 'S fheudar dhomh innseadh 's mi fior 'g a aithris,
Tha diteadh maille ri m' phein;
'S e misg agus poit 'rinn og mo mhealladh,
'N a' m' dheoraidh greannach gun cheill;
Thug mise do 'n uir 'an tus mo latha,
'S mo ghlaodh 's gach cala fo 'n ghrein;
Gu 'n seachainn sibh poit is ùis na bracha,
Ma's deoin leibh beannachd 'ur Dé.

3 Thug e dhomh buadhan cruaidhe, fallain,
'Bu thruagh a chaith mi gu leir;
Gu 'n do chaill mi mo luths mar bhruid gun anam,
'S gun smaoin mu mhaise mo Dhé;

A' saltairt a ghaoil gun diu fo m' chasaibh,
'S a run 'g a m' leantuinn 's gach ceum;
'S ged thug mi gach tair do ghradh an Athar,
Bha 'fhabhar maireann dhomh fein.

4 Cliu do 'n Uan thug buadh air thalamh,
Air truaillidheachd, peacadh, is bas;
'Choisinn an t-saors' do dhaoinibh grathail,
'Bha aognuidh ceannairceach, grànnd';
'S a' lagh air an toir le 'n doigh an sgaradh,
Dh' an *tophet* fharsaing gu brath;
Do dheatach na pein 'bhios eigneach maireann,
Mo ghné-sa b'airidh an t-ait.

5 Cha do thoill mi na b' fhearr na cradh na lasair,
Gu brath an comunn nan truaigh;
'Rinn dimeas is tair air slaint' an anam,
'S an gradh a cheannaich cho cruaidh;
A' sonas tha saor gu cuirt nam flaitheas,
Ma's diu leinn amharc air suas;
Chaidh chrochadh air crann is srann aig fhallus,
'S mar allt shruth naomh-fhuil a nuas.

6 'S e peacaidhean mor an t-sloigh chaidh cheannach,
A chomhraig ceannard nam buadh;
Ged bhiodh iad cho breun 's gu'm b'eilt an aithris,
Chaidh sgeul nam beannachd a luaidh;
Gach aon leis an aill tre ghras bhi gabhail,
Mar sgail gu falach an truaigh;
Ni fuil an Uain Chaisg 'n ar 'n ait ar glanadh,
A phaigh ar ceannairc le buaidh.

7 'S duilich leam fein mo leirs' bhi salach,
S' nach leir dhomh aithris mu ghaol;
An Dia tha ro threun rinn neamh is talamh,
E fein mar charaid aig daoin';
A' siubhal fo thair 's gach ait 'ga agairt,
'S b'e grain nan sagairt a ghnuis;
Is eisempleir ghloirmhor oirdhearc mhaiseach,
'Toirt leon is eallach dh'an smaoin.

8 'Nuair chualas a' sgeul á beul nan aingle,
Rinn Herod cabhag le run;
A cheasnach nan druidh mu'n naoidhean bhean-
naicht,
Gu innseadh mu'n t-sealladh ro naomh;
A chunnaic luchd spreidh air sleibh na machair,
'S a' reult bu lannaire curs';
Gu'n do sheas i le dearrs' 's a blaths a' lasadh
Mu'n stapull, 's beannachd fo curs'.

9 Sud an t-Uan Casg aon ghradh an Athar,
Bha sgail an t-seallaidh aig Maois;
A' nochdadh gach ceum 'na reis air thalamh,
Mor eifeachd fala gun ghaoid;
Gu theachdsan dha 'n fheoil bhiodh rois is
deachamh,
'Na lon aig anam nan Iudh'ch;
'S bhiodh lagh nan deas-ghnath mar sgail aon
cheannairc,
Gu brath a' tagairt as ur.

10 Tha cruas air mo chridh' mar phios á carraig,
'S mi sgith do charaibh an namh;

A dhall mo dha shuil le dusal codail,
'S mo smaoin a' gearradh mo chail;
Gu meorach le uigh mu'n t-saoghal mhaireann,
'S de chuirt bhios m' anam 'na phairt;
'S an t-siorruidheachd bhuan, mo thruaigh an t-anam,
Nach buannaich flaitheas tre ghras.

11 Sagart an aigh a phaigh 's a cheannaich,
Gu brath chuir faileas air chul;
Seann lagh nan deas-ghnath chuir gras air falach,
'S an la 'n do chriothnaich an saogh'l;
A ghlaodh e le buaidh 's bu chruaidh an sgal i,
An uaigh toirt thairis a daoin';
A choisich mar chach air sraid a' bhaile,
'Na slainte fallain gun ghaoid.

12 Ceannaird nan Iudhach liugach carach,
An suil 'gha amharc le tair;
A' cromadh a chinn 'bha sgith 's a' chath ud,
Am firean beannaicht 'n a ghradh;
Is mallachd Iehobhah 'doirteadh thairis,
Air fheoil a' tagairt ar pairt
A ghiulan air fein gu leir ar ceannairc
Gu'n do reubadh anam gu bas.

13 Sona gu brath an aireamh bheannaicht,
Fo sgaile Ceannard na saors';
Cha chomasach cas no bas a sgaradh,
O'n ghradh nach atharraich run;

'S 'nuair bhios iad le pein an eug 'gha 'n teannach,
'S iad eigneach anshocrach ciurrt';
Bi an t-anam ag ol á lon a gheallaidh,
Troimh Iordan dhachaidh a null.

14 Bi aingeal Mhic Dhé a' feitheamh an anam,
Gu leum e dealaicht o'n fheoil;
Bha dhoibhsan 'n a prioson sgith air thalamh,
A' stri 's a' cathach le deoin;
An aghaidh a gné 'tha breun 'n a sealladh,
Ma's leir do anam a choir;
Tha fathast ro thruagh fo ruaig na nathrach,
Mar uan measg mhathoin an cro.

15 Na faighinn mo mhiann is riarach m' anam,
Gus an sgeul so aithris le coir;
Mu ghradh is mu thruas an Uain ro bheannaicht,
Do thruaghain cheannairceach sloigh;
O'n mhallachd gun leus ro oillteil salach,
Nach d' gheill do gheallaidhean og;
Bha saltairt a' ghaoil gun ghrunnd na aigeal,
Tha saors' trid fhala do seors'.

16 Tha mo dhochas tre ghras ri slaint do m' anam,
Oir phaigh an Ceannard cho daor;
'Na eiric 'n ar 'n ait 's a radh air aithris,
'S gach canan 's teangadh 's an t-saogh'l;
Ma thig sinn dha dluth sinn bruit le eallach,
Ni naomhachd fhala a' chuis;
Tre chreidimh na buaidh bi suaimhneas flaitheis,
Do thruaghain anshocrach chlaon.

17 Hosanna gu brath do ghradh an Athair,
Nach d' fhag an talamh o'n bhinn ;
Fo dheatach bith-bhuan 's fo thruaigh na lasair,
Do chuan gun aigeal a chaoidh ;
Measg dhiabhuilean breun 'nan gné ro ghrathail,
Le 'n aoibhinn sgalaich nan daoi ;
Is corruich Mhic Dhé le meud 'g an sgathadh,
'S a phein co 'dh' aithriseas i.

18 Nach tuig sibh 'n a thrath gur fearr an rathad,
Tha tearnadh dhachaidh gu gloir ;
'S ged 's cumhann an ceum 's neo-sheimh ri
ghabhail ;
Le eigin 's anshocair mhor ;
Is iomadach beisd a' feitheamh ri faire,
'S iad treun gu gearradh na feol ;
'S 'nuair sheallas iad geur air seul na fala,
'S beag feum an lannan no'n gloir.

## LAOIDH III

### MARBHRANN DO BHEAN IAIN IAIN MHICLEOID, SCALPAI

*Air fonn*: "'Nuair bha mi og 's mi maille riut,
Ma 'n deachaidh mi gu sàl"

1 'S duilich leam 's gur duilich leam,
An diugh 'bhi togal fonn;
Mar chuimhneachan ro mhuladach,
'S mo chuideachd buileach lom;
A' caoidh an lochrain mhaisich,
Bha na beannachadh 'n ar ceann;
Is tric a bha na taicse dhomh,
'S thug altrum dhomh 'na cainnt.

2 An teachdair 'rinn a sgaradh uainn,
A chuir am bail' fo thurs';
Gach aon diubh feumaidh aideachadh,
Le barrantas dha m' rann;
Gu'm b' mhathair ann an Israel i,
Gun timeachas na meang;
'Na caithe-beatha firinneach,
'S am Biobuill aic' mar cheann.

3 B'ioc-shlaint do na h' euslaintich,
A teagasgan 's a gaol;
Bu dhurachdach a h-earalan,
Mar bhainne milis ùr;
A fhuair i fein o 'n t-Shlanuighear,
'S an tobar lan nach traogh;
B'e 'deoch 's a biadh 'bhi 'g aireamh air,
Gu'n d' dhuin am bas a suil.

4 Bha caithe-beatha diadhaidh-sa,
A' teagasg rian do chach;
A' nochdadh le deagh ghniomharan,
Deagh riaghailt buadhan grais;
'S na buaichaillean bu durachdaich',
Bha 'n tir a' fhraoich 'na la;
A bheathaich og 'na ciocras i,
'S thug toradh fior le blath.

5 Cha d' chrion an t-oilean eireachdail,
A fhuair i 'n eilean Leodh's;
Bho theachdairean bu shoilleire,
Gu earrain chuir air doigh;
A' beathachadh nan diobarrach,
Le simplidheachd ro sheolt';
'S an t-aingidh fein ro iarganach,
Le eud nam buachaill coir.

6 B'e MacRath mor a h-aon diubh sud,
Bu tric a dhruigh a chainnt;
Air cridheachan an alaich ud,
'S a leigheis cach air ball;

Na Leathanaich a' slanachadh,
Le soisgeul blath gun mheang;
'S be sud na laoich a dh' aitich i,
'S thug Dia a fas le laimh.

7 'S bearna mhor 's an eaglais i,
'S a h-eisempleir air gras;
'S bu durachdach a h-urnuighean,
Le uigh ri fear a graidh;
'S be sud an ceol 'na gluasadan,
'S 'na dol mu'n cuairt gach la;
Bhi bristeadh sios na spiosraidh ud,
'S 'g an roinn le brigh ri cach.

8 B'e sud an cridhe truacanta,
Bha fialaidh suairce coir;
Cuir thairis leis a' bhaghalachd,
Chuir spiorad grais innt' og;
Bi priomh nan Criosduidh Gaidhealach
Bhiodh gniomhach lan do ghloir;
'Cuir urram air an t-Shlanuighear,
B'e 'neart, 's a slaint, 's a treoir.

9 Bu cheangailt ris na braithrean i,
Bha gradh a' dol thar cainnt;
'S an fhianuis innt a' dealrachadh,
'Na brollach blath gach am;
Cha 'n eisdeadh i ri gàbarsaich,
No caineadh neach do 'n dream
Thog fianuis, 's ann a dh' fhagadh i,
Aig fear a graidh ri roinn.

10 B'aithne dhomh o m' leanabachd i,
A' m' bhalachan o 'n chich;
'S tric a dhruigh a seanachasan,
Air dalmachas mo chridh';
'S ged shiubhal mi a'm' reubalach,
'S gach cearn fuidh 'n ghrein bhiodh brigh;
Bhiodh 'comhradh ghlic 'g a m' ruagadh-sa,
Mar ghuth ri m' chluais le binn.

11 Thug mi suas mo dhochas,
Nach robh trocair dhomh gu brath;
'S mo chridhe bruit ro iarganach,
Le fiamh roimh theachd a' bhais;
'S ann thoisich i 'g a m' ionnsachadh,
Mo shuil a thoirt an aird
Ri Criosd', air crann air Calbhari,
Is fhuil 'n a deann 'n ar 'n ait.

12 Cha b' ann dhomhs' a' m' aonar,
Bhiodh i saothrachadh gach la;
A reir a comais durachdach,
A' dol le uigh 's gach ait;
A' labhairt bhriathran urachaidh,
Ri luchd na daors' bha 'n sas;
'S cha 'n iongantach ged' dh' ionndraininn,
A gnuis 'bha dhomh 'n a bhlaths.

13 Fhuair i anns an fhasach so,
De dh' amhghairean is bron;
Cha dean mi so an innseadh dhuibh,
Ma's sgithich mi le deoir;

An teaghlach caomh a dh' araich i,
Le modh is gradh ro-mhor;
Deagh sheol na mathair dhiadhaidh ud,
Tha 'n diugh a' crionadh breoit'.

14 Bu shnasail 's an tigh leughaidh i,
Ag eisdeachd an t-seann sgeoil;
'S a h-aghaidh chaomh a' dealrachadh,
Le gairdeachas is ceol,
A h-urnuighean ag urachadh;
Le driuchd o Righ na Gloir,
'S a' chuideachd bhiodh 'g a cuairteachadh;
Bhiodh miannan nuadh 'n am feoil.

15 'S 'nuair bhiodh i bochd cha'n eigheadh i,
A h-eigin ri na sloigh;
Ach sgeadaicheadh i a h-eudach,
Mar chailin shunndach og;
Fhad 's mhair a neart 's a tabhachd dhi,
Bha h-aite-sa 's a' chro;
Ag eisdeachd glaodh nam buaichaillean,
Toirt cliu an Uain le deoin.

16 'S gach maise bha i pairteachadh,
'Na pears' do ghnath 'n a feoil;
B' eireachdail air Sabaid i,
Mar fhluir air bharr an fheoir;
Thuigeadh neach bhiodh tur aige,
Roimh shealladh suil bu bhoidhch';
Deagh chridhe cubhraidh Gaidhealach,
A sheasadh aird a' choir.

17 Tha i nis le greadhnachas,
Ro aoibhinn ann an gloir;
'S an trusgan fhiorghlan dhealrach,
A dh'airmheadh dhuinn le Pol;
An neart 's an sgeimh na Trianaid,
Gun chriochnachadh na's mo;
'S gur dall mi fhein gu smuaineachadh,
Mu'n t-sonas bhuan tha 'n gloir.

## LAOIDH IV

### [An Iobairt-Réite]

*Air fonn*: "An t-eilean Muileach, an t-eilean aghmhor"

1 Sud an gradh nach fhaigh bas gu siorruidh,
Gun samhuil dha, cha dean dain ach fhiaradh;
Cha d'innis Daibhidh le 'chainnt 's a bhriathran,
Ro mheud a ghaoil dhuinn 's a naomhachd shiorruidh.

2 'S e sud ughdarras Righ na Slainte,
Dh'fhag e oighreachd le soills' 's a h-ailleachd;
A ghaol do'n t-saoghal 's a' chuis 'na chradh dha,
Fo bhinn an ditidh 's fo chis aig Satan.

3 Le peacadh sgiursadh o ghnuis-san Adhamh,
An nathair shuarach a bhuair 'n a chail e;
Gu 'n d'ith e dhise thug binn a bhais air,
A sgar gu siorruidh a shiol á Paras.

4 Chaidh esan fhuadach á suaimhneas Phàrais,
Far robh gach solas is sogh do-aireamh;
Fo 'n mhallachd bhuan fad a chuairt 's an fhasach,
'S a shliochd gu leir 's iad gun Leigh gun slainte.

5 Chaidh sligh' na slainte gu brath a dhunadh,
Le claidheamh dealrach 'bha ghnath a' tionndadh;
Ach cliu gu brath dha na dh'fhag gun luths e,
Thug anam fein air son eiric dhaoine.

6 'S tric a shil e gu goirt na deura,
Feadh bhailte Iudah 's iad dluth do leir-sgrios;
Nach d'thug iad umhlachd 's a ghaol-san reidh dhoibh,
Is fasgadh siorruidh is dion fo sgeith-san.

7 Sud an gradh a bhiodh blath do chiochrain,
Do n' bhantraich leointe 's dha deoraidh cianail;
A naimhde fein a' toirt geill da bhriathran,
A' sileadh struithleach le gaol 'g a gheurach.

8 'S e Righ na Gloir e, Iehobhah 's ainm dha,
An t-Athair Siorruidh thug fhiamh 's a dhealbh sinn;
A bh' air a dhiteadh le binntean cealgach,
Is casaid bhreugach nam beisdean dalma.

9 'S ann leam bu mhiannach le m' uile dhurachd,
'Bhi seinn le danaibh gu brath gun chaochladh;
A spiorad fein a' toirt leirs' do m' shuilibh,
A' cur an ceill mar chuir eiric saor sinn.

10 Cliu gu brath do dh' Aon graidh an Athar,
A dh' aisig slainte gu brath do pheacaich;
A ghabh air 'n aite le baigh is gaisge,
Gu'n chuir e crioch air gach fiach bha 'g agradh.

11 'S e tha 'ga m' fhagail an diugh cho tuirseach,
Nach 'eil mo ghradh dha cho blath 's a luiginn;
Corp a' bhais so 'g a m' fhagail daoirsneil,
Cho fad 's a tha mi o aithn' a naomhachd.

12 Sud an fhuil a chaidh uil' a doirteadh,
Air a cheusadh le pein is doruinn;
An cupan feirge 'bha searbh ri ol dhuinn,
Na thoill an saoghal 'n a aon dhe chomhrag.

13 Chrom e cheann leis a' ghlaodh 'bha cianail,
Toirt suas na deo, ri gach feoil bha uamhas;
An cruinne-ce 's e gu leir fo luaisgein,
Na mairbh ag eiridh bha breun 's na h-uaighibh.

14 Dhubh na speuraibh le neulaibh dorcha,
A' ghrian gun soills' mar an oidhch' do-lorgta;
Gach aon 'bha lathair thug tair is ana-cainnt,
Air chrith roimh 'n Uan a thug buadh cho calma.

15 'S ann a ghuidh e as leth a naimhde,
A bha 'g a cheusadh le pein is teanntachd;
A ghaol cho blath gus an d' fhag a chainnt e,
A shuilean grasmhor 's am bas cur lann annt'.

16 'S nach dorch a' chuis a bhi 'deanamh tair air,
A bha cho iosal ri dig an stapuill;
A bh' air dhimeas 'n a thim 'san fhasach,
A' cosnadh saorsa do dhaoine graineil.

17 'S bha mi fein do 'n ghné bu shuairich,
'N a m' chiontach oillteil 's gach seol neo-stuama;
'S 'nuair bha mo dhochas ri gloir a shuaimhneas,
Trid olaidh chubhraidh 'chuir saor o thruaigh mi.

18 'S leoir a ghras-san do'n traill is suaraich,
Ma thig sinn dluth dha ni naomhachd suas dhuinn;
An t-slighe ghraineil 's am b'ghnath leinn gluasad,
Ni fhuil ar saoradh 's bi chliu gu buan dha.

19 'S e an ti a tha tigh'n 's na neulaibh,
'S a chuideachd ghloirmhor do shlogh na neamhaibh;
'S an latha mhor ud bidh 'ghloir 'n a h-airde,
Na cnuic 's na sleibhte a' leum roimh lathaireachd.

20 'S gach neach thug gradh dha tre ghras air thalamh,
'S an fhaoin gach càs dhoibh 's gach cradh theid seachad;
Mar dh' innis Pol ged 'bu mhor bha ghleachdan,
A mheas gach daorsa mar dhruchd na maidne.

21 'Nuair theid an trompaid le fuam a sheideadh,
'S a bhios an saoghal mar dhùin de eibhlibh;
An t-Uan 'n a ghloir—co tha beo 'ni sgeul air?
'S na naoimh le solas ri ceol ag eiridh.

22 So an Ti ud 'bha diblidh bronach,
A thug na h-Iudhaich do chuirt na Roimhe;
A dh' aicheadh Pilat 's ri bhinn-san chordadh,
'S b'e bhreth chuir saor ged thug aont' le foirneart.

23 Ach ma tha thu do 'n aireamh shuaimhneach,
Bi saighdean Shatain a ghnath 'g a d' ruagadh;
Na caill do dhochas 'measg ceo is duathair,
Fear-saoridh beo 's ni e chomhrag suas dhuinn.

24 Nach seinn sinn cliu do 'n Fhear-shaoraidh ghloirmhor,
Is dluith na brathair 's nach fag an deoraidh;
'S ged bhiodh an saoghal 'g a m'sgiursadh comhladh,
Cha sguir mi dh' urnuigh 's mo dhuil ri trocair.

# LAOIDH V

## [AN ATH-BHREITH]

1 'S NUAIR bha mi claoidhte an sas,
'S am bas dhomh na chuis-uamhais;
'S mallachd Dhé air m' fheoil 'g a m' chradh,
'S a lagh le ràs 'ga m' ruagadh.

*Co-sheirm*: Gloir is cliu do dh'Aon Mhac Dhé,
Thug cho treun a' bhuaidh dhuinn;
Trid lot a thaoibh is sugh a chleibh,
Tha neart is leigh's do thruaghain.

2 Shaltair mi fhuil iomadh uair,
'S aithntean bu shuarach leamsa;
Ach 'nuair a ghlaodh mi ris 'n a m' chàs,
Bu luath a làmh a m' ionnsuidh.

3 'S chunnaic mi larach nan tairnean,
'S mar bha a lamhan sgaoilte;
'S iad dearg le strianaibh dubh a chraidh,
'N a m' ait-sa air a chiurradh.

4 'S 'nuair fhuair mi boillsg dhe m' chiall,
Shil mi sios le struladh;
A cuimhneachadh mar chum mi Ios',
Le ciabhaibh fliuch a' glaodhaich.

5 'S ged a dhiult mi e le tair,
Bha 'Spiorad graidh-san dluth dhomh;
'S ged 'bha mi 'm chiontach luibhreach breun,
Ni fhuil mar reult gun sgonn mi.

6 Ach a bhochdan Chriosd 's gach ait,
Tha iomadh càs 'g 'ur spuinneadh;
Nach seinn sibh aird do Fhear 'ur graidh,
Do aros bheir sinn dluth dha.

7 'S nach tig 's nach dluthaich sibh ri cheil,
'S nach eigh sibh ri Fear-saoraidh;
Gu lion a ghaol sinn gu ar beul,
'S an tobar reidh gun traoghadh.

8 'S e so Righ is Dia nan neamh,
A chuir a sgeul 'g ar n' ionnsuidh;
Is Aon Mhac graidh chaidh 'lot gu bas,
A' tairgs' a ghrais 's a naomhachd.

9 B'e mo shonas 's mo cheol-gair',
Gu'n robh mo ghradh mar luiginn;
Gun smuain bho namh'd is soills' a ghrais,
'S a lathaireachd gun chaochladh.

## LAOIDH VI

### [Mo Shlanuighear]

1 Na'm b'urrainn mi dh' eighinn sgeula mhilis mo chridh',
Mar 'thainig an Slanuighear graidh a chosnadh mo shith;
Bha 'm prioson an sas aig namhaid m' anam fo chis,
'Ga m' iomain gu truaigh, gu cuan na lasair gun chrich.

*Co-sheirm*: Hosanna gu brath do 'n t-Slanuighear thug dhuinn an t-saors',
Thug dhuinne tre ghras an t-slaint a cheannaich e daor;
Trid a chroinn-cheus', is eigin fallus a chuim,
Tha fuil an Uan-Chaisg cur blaths is taitneas 'na m' chridh.

2 'S cha d'fhag e mi riamh—bha bhriathran milis os iosal,
'Ga m' dhiteadh gach ceum 's cha gheilleadh ceannas mo chridh;
'S e bualadh gach la le gradh aig dorus mo chridh',
'S e duilich fo chàs, nach b'aill leam fhosgladh le sith.

3 'S 'nuair thainig mi dluth do chuirtibh ifrinn dhol sios,
Bha 'namhaid le spors air doigh a' fanaid mu m' chrioch;
'S 'nuair bha mi gun dochus, b'oillteil duilich mo dhiol,
Chuala mi 'n guth caol, "Mo ghaol cha d' dhealaich riut riamh."

4 Cha 'n fhaighear 's an fheol a ghloir a thabhairt do 'n Uan,
Cha d' innseadh le baird, 's le faidhean, 's abstoil ach blian;
'S i 'n t-siorruidheachd mhor, is sluagh nam flaitheas le miann,
'S na h-ainglibh le cheil, 's e neamh so an caithream gun chrioch.

5 'S 'nuair chunnaic E'n saoghal mucht' fo'n mhallachd gun leigh's,
Gun doigh dhoibh gu brath air fabhar beannachdan Dhé;
'S e urras a ghraidh a phaigh an ceannairc gu leir,
'S gach aon leis an aill, tha 'n t-slaint-sa nasgaidh dhuit reidh.

6 Faodaidh tu radh gu brath tha m' oidhirp gun fheum,
Cha 'n urrainn mi cail ni sta dha m' anam na feum;
'Siubhail gu brath gach cearna farsuinn fo 'n ghrein,
D'fheuch am faic thu dol cli aon ti a dh'iarr e le deigh.

7 Ach a chealgaire sheolt' 's leat is deoin do leth-sgeulan fein,
Toirt dimeas do 'n t-Slanuighear graidh thug anam gu d' leigh's;
'S ma theid thusa dhith bi cinnteach 's coireach thu fein,
'S cuiridh tu t-aont' ri naomhachd 's onair Mhic Dhé.

8 'S maisich leam E na sleibhtibh 's beannaibh de 'n or,
Tha solas an t-saoghail mar sbruileach falamh gun lon;
'S e mo ghuidhe gu brath fhads' dh' fhagar agam do threoir,
'Bhi 'g iarraidh a ghrais, toirt fas air m' anam do ghloir.

9 Tha iomadach bron ri chomhrag an taobh-sa do 'n uaigh,
Fhuair mi mo phairt do chàsan duilich 'n a m' chuairt;
'S ma gheibh mi o'n aird do ghras na lasas mi suas,
Bi aoibhneas 'n a m' chridh' a' liubhradh m' eallaich do 'n Uan.

## LAOIDH VII

### STAID NA H-EAGLAIS 'NAR GAIDHEALTACHD

*Air fonn*: "Laoidh a' Bhiobuill"

1 NACH bochd a' ni 'tha 'nar duthaich,
Tha le fuarrachd a' ciurradh a' ghraidh;
Fior chomhar' tlachdmhor na naomhachd,
Tre ghras an Fhir-shaoraidh a dh' fhas;
'S ni cinnteach nach atharraich 'ruintean,
Oir 's ionnan air tus iad 's gu brath;
'S ge b'e neach a tha naimhdeas 'g a stiureadh,
'S ann an ifrinn gu 'n ghrunnd bhios a thamh.

2 'S gach neach a tha 'n duthaich nan Gaidheal,
Do fhior fhuil nan sar bu mhaith beachd;
C'arson a sgap sibh bho cheile,
'S a chaill sibh 'ur leirsinn 's 'ur neart;
Nach d' earb sibh á gairdean Iehobhah,
Bheir buaidh air gach doruinn is creach,
'S ma 'se bhur n' eagal gu fiarar am Biobull,
Gu de 'n gealladh is cinntich na reachd.

3 Gu 'n teid neamh agus talamh a chaochladh,
Cha teid lideadh a thaobh dheth gu brath;

'S nach 'eil eachdraidh na h-Eaglais bho shinnsir,
A' toirt misnich is sith dhuinn 's a là-s';
Sheas Luther troimh chreideamh 'na aonar,
Roimh na miltean a dh' aom leis a' Phap;
Is shil air an druchd bho 'n Fhear-Shaoraidh
A' cur spionnadh ri shaothair gu brath.

4 'S ma 's e Aonadh ar 'n Eaglais ri té'le
Chuir an gamhlas tha oillteil 'sgach ait;
Dhuisg uamhar le naimhdeas is breunachd,
Measg chridheachan eudmhor nan sar;
'S tric 'bha 'n cuideachdan caoimhneil a cheile,
Ri co-labhairt 's iad eibhinn le blaths';
Nach e 'n diabhull a spuill iad dhe 'n naomhachd,
'S de'n bhraithreachas chaomh' tha dol bas.

5 'S c'ar son dh' eisd sibh ri comhradh mi-cheillidh,
Luchd tuaileas gu 'n leirsinn cho trath;
Nach do theich sibh le dillseachd a dh'urnuigh,
Le meorachadh durachdach grais;
Nach do thilg sibh 'ur 'n eallach 's 'ur cuisean,
Air a' charraig nach caochail gu brath;
An ti dha fhuil is dha naomhachd,
Bhios a ghloir de na shaorar gu brath.

6 'S dall an neach 'tha 'cur dochais,
Ann an gair eannan feola gun sta;
Mar a chunnaic ro-anamoch na miltean,
Air leabaidh bhronach neo-shitheil a' bhais;

Cha 'n e Eaglais na creudan,
A ni sta dhuinn an treun-uisge bait';
Ach cumhachd gloirmhor na Trianaid,
Dha 'm bi 'n onair trid fialachd a ghrais.

7 Cha b'e dé 'n Eaglais a dh' fhag thu,
Bh' air fhaighneachd am pailliun nam buadh;
Mar 'tha chosamhlachd shimplidh,
Anns an t-soisgeul ag inns' iomadh uair;
Cha bhi aon ann air fhagail,
Gun bhi 'n trusgan ro-aillidh an Uain;
Troimh an fhuil chaidh a dhortadh,
Chuir an taic airson trocair 'n a buaidh.

8 'S ann tha coir aig gach criosduidh,
'Fhuair eolas air fialachd a ghrais—
Na bha taisgt ann an storas na Trianaid,
'Tha cho lan 's nach bi crioch air gu brath;
A bhi dileas le durachd ag urnuigh,
Air son Spioraid a dh' aonadh ar cail;
Gu bhi dileas 'n ar buill ann an Criosda,
Mar aon duine le rian agus gradh.

9 Cha 'n 'eil neach a fhuair eolas air Criosda,
Nach seall thairis air blianachd na feol;
Toirt maitheanais cairdeil d' a cheile,
A' tilgeil na fein leis a' cheo;
'S ma 's e gamhlas is laghaireachd dhioghaltach,
Toradh nadur neo-iompaicht' gun ghradh;
'S ma 's e teagasg mi-ghnathach is iuil dhuinn,
'S aobhar narach a' chuis e ri radh.

Ach ma chreachadh 'ur maoin oirbh,
Cuiribh suarach mar spruileach an call;
'S leigibh fhaicinn do 'n t-saoghal,
Gur beag 'ur taitneas do aogasg 's do ghreann;
A' leantuinn eisempleir ghloirmhor,
Na h-Eaglais tha mor anns gach am;
A rinn an cuibhrionn 's an storas,
Do 'n bheatha ro oidhearc gun cheann.

## LAOIDH VIII

### [STAID NADUIR]

1 'S OLC am maighstir a' namhaid,
Toirt seirbhis an traths' dha na d' chuairt;
'S ma 's e fear-stiuraidh do leanabachd,
'S do thlachd 'n a anacras 's 'n a chaoir;
'S gur e do mhiann 'bhi 's a' chlabar,
Thug tuiteam Adhamh do 'n t-saogh'l;
'S truaigh na h-ifrinn 'n a d' nadur,
Gus an abuich am bas thu 'n a grunnd.

2 Is mallachd duilich Iehobhah,
Air gach deoraidh ro thruagh;
'S cha luidh a bheannachd no' 'shith orr',
Gun tlachd na suim dhoibh 'n an cruas;
'S 'nuair 'bhitheas iad an-shocrach eigneach,
A' caoidh cha n' eisdear le truas;
Oir cha n' urrainn a naomhachd,
Air peacaich suil 'thoirt gun fhuath.

3 Cha' n 'eil doigh dhuinn air d' fhagail,
'S cha' n'eil tearnadh a chaoidh;
Le oidhirp ar naduir,
Is fuath 's na h-ardaibh a bhrigh;

Oir tha gach oidhirp is urnuigh,
Mar bholtrach tuis theid a dhith;
'S iad uile luibhreach is neo-ghlan,
Gun seula gloirmhor an Righ.

4 'S ma tha thu runachadh gluasad,
An tus do chuairt anns an t-saogh'l;
Le miann a' pheacaidh 's do nadur,
Tha ghealladh laidir dhuit sgriobht';
Nach bi do shoirbheach gun ghabhadh,
'S cha mhair do la leth a thim;
'S do thruagh-lasraichean siorruidh,
'S fuidh chorruich Dhia bi do bhinn.

5 'S cha' n 'eil sith do 'n an aingidh,
Ach lan do aimhleas a dhith;
'S ged gheibheadh e cruthan bhi sporsail,
Tha choguis leointe ri stri;
Chuir a chridhe ann an luaisgean,
Mar dh' fhag a thruailleachd i sgith;
'S gu'n ghabh i fois treis an drasda,
Gu'n duisg a gharaich a suim.

6 Ma tha Spiorad a' stri riut,
Thoir dha t-inntin is geill;
Feuch a dh' ionnsuidh fuil Chriosda,
'S a ghairdean sinte gu d' fheum;
Is tuig do chionta ro ghraineil,
A b' aobhar bais do Mhac Dhé;
Is morachd oirdhearc a ghraidh dhuinn,
Nach tuig ar nadur a mheud.

7 Cha 'n 'eil briodal no taladh,
Nach dean e 'n drasd chuir an ceill;
Is e dorchnachadh t-inntin,
A' toirt do shuim uat gach ceum;
Am peacadh milis le d' nadur,
'S nach fhac thu 'ghrainealachd bhreun;
'S gur e thug Dia do 'n an fhasach,
A dh' fhulang "Bas a Chroinn-Cheus."

8 Bha sinn sgriost' ann an Adhamh,
Gun doigh air tearnadh a chaoidh;
Is claidheamh ceartais Iehobhah,
Air slighe na trocair gun sith;
Air gach laimh tha e dearrsadh,
Le ceartas basmhor a bhinn;
Nuair 'bhuadhaich leomhan treubh Iudah,
A dh' fhag gun luths e fo chis.

9 'S nach cruaidh ar cridheachan graineal,
Bhi deanamh tair air an Uan;
Chaidh a bhruthadh 's a sgiursadh,
Mar neach gun diù chur do 'n uaigh;
Is fallus gointeach na doruinn,
A tigh'n troimh fheoil 's a' chath chruaidh;
'S o chorruich cumhachd na morachd,
Thug Criosd le chomhraig dhuinn buaidh.

10 Ach a pheacaich gun eolas,
Feuch gu meoraich thu trath,
Ro-mheud cradh a Chroinn-cheusaidh,
Oir 's tu fein a cheann fath;

'S e do chionta 's do bhreunachd,
Is mallachd Dhé air do sgath;
A thug Criosda cho iosal,
A phaigh le iobairt 'n a d' ait.

11 Ma ni thu tair air a ghaolsan,
Tha cho saor le na's aill;
'S gur gann a lubas do ghluin dha,
Mar charadh faoin leat tha 'ghradh;
'S tu meas gur gaisgeach ro threun thu,
'S nach diu leat leir-sgrios a' bhais;
Is truaigh na h-ifrinn cho faoin leat,
Gu seas thu chuis mar ni cach.

12 'S e do bheachd-sa air an namhaid,
Gur e chanran 'tha fior;
Ach stad gu seidear an trompaid,
'S gu faic thu saoghal mar cheir;
Le teas a' leaghadh 's le garaich,
Air chrith roimh thairneanaich Dhé;
'S mar dheatach connaidh na h-amhuinn,
Na duil mar sgail dol á leus.

13 Na h-uamhraich ardanach fheineil,
Bha 'n tir Iudea 's an àm,
'S an robh Criosd anns an fhasach,
Is tric rinn gaire ri chainnt;
A bha le naimhdeas 'g a ruagadh,
Air feadh nam bruaich is nan gleann;
Cha d' fhuair e aoidheachd no fathachd,
'S bu tric a thamh-san ri tom.

14 'S mar bha Herod an torachd,
Air fhuil a dhortadh cho luath;
Tha cliu a naimhdean 's a' Bhiobull,
A dh' eignich Pilat gu thoirt suas;
Tha 'n Ti le sealladh a shuileach,
A sgriosadh saoghal is cuan,
A' fulang toibheum is sgiursadh,
Le meud a ghaol dhuinn 's a thruas.

15 'S e mo chomhairl' le durachd,
Air neach nach d' dhuin ris mu thrath;
'S a tha feitheamh le dochas,
Fad uine mhor gu'n bhais;
Mar 'faic thu luachmhorachd Chriosda,
'S gu'n do thilg thu d' fhiachan 'n a ghras;
'S nach cuir thu d' fhailtean dha ionnsuidh,
'S an gaduich siubhlach air fath.

16 Tha gach trioblaid is amhghar,
Is guth a bhais ris gach sluagh;
Is iomadh teachdaire dileas,
A' seirm le milseachd ri d' chluais,
A' tairgse Chriosda cho saor dhuit;
Fior neamhnaid fhiughmhor nam buadh,
'S cha cheannaich beartas no storas,
A' sonas mor-s' ach an t-Uan.

17 Tha moran dhaoine anns an t-saoghal,
'S ann 'tha an naomhachd mar sgleo;
A labhras briathrach an fhirinn,
Gun bhlas am milseachd na gloir;

'S gun bhuaidh a' rian air an inntin,
'S gur gann a dh'innseas an doigh,
A' labhairt sgudal is breugan,
Thog Fianuis Dhé aig a' bhord.

18 'Nuair thig am Breitheamh 's na h-ardaibh,
Is armailt graidh tigh'n o neamh;
'S e air a sgeadachadh gloirmhor,
Is neart a mhorachd 'n a meud;
'S bi na naoimh a' tighinn le solas
O 'n aite comhnuidhean breun,
Le sonas aoibhinn ag oran,
A teachd an codhail Mhic Dhé.

19 So an fheadhain 'san t-saoghal,
A chaidh iompach' tre ghras;
Rinn an cuibhrionn do Chriosda,
A chunnaic fialachd a ghraidh;
A' meas gach ni anns an t-saoghal,
Mar thorr sbruileach gun sta;
Ach 'bhi soirbheach le ordugh,
Air son an loin gu'n bhais.

20 'Nuair a chrathar na neamhan,
'S fuaim na speuran ro mhor;
'S ann bhios sonas an fhirean,
'N aird a' direadh le gloir;
Faicinn Chriosd bh' air a thairneadh,
Toirt binn o 'n t-Satan 's a shloigh;
'G an iomain bronach gu truaighe,
Le sgreadail, uamhas, is oillt.

21 'S 'nuair theid an ifrinn an dunadh,
Bi naimhdeas bruideil 'n a beist;
Is neart an uilc aig a dhubhlan,
Gach doigh is dioghltaiche gné;
Is sabh na lasair ro neo-ghlan,
A' goil 'na feoil 's mallachd Dhé;
Measg dheamhnan uileartach aognuidh,
'S a' choguis is craois oirre fein.

22 Cha 'n 'eil fuasgladh gu siorruidh,
O na piantan gun leigh's;
Cha deanar iomradh le bardachd,
Cha ghabh e aireamh aig meud,
Na tha thruaighe 'san *tophet* gun iochdair,
A thuigeas ciadan nach d' gheill;
A theagaisg fhirinneach Chriosda,
A mheas iad breugach gun fheum.

23 'Nuair dh' fhag e rioghachd na gloire,
A' cur a mhorachd a thaobh;
Gu'n deach a bhreth anns an stapull,
Mar dhuine marnalach caoin;
A thorachd naimhdeil an namhaid,
'S bu thearc a chairdean 'san t-saogh'l;
Is mallachd Dhé ann ar 'n ait' air,
Le iobairt graidh 'g ar cur saor.

24 'S nach maith a thoill sinn ar diteadh,
Le sgrios gun sith dhuinn na truas;
A shaltair fulangas Chriosda,
Is fhuil a b' fhiach air a luach;

O nach seall thu ghleachd anns a' gharadh,
Is druis a chraidh tigh'n throimh ghnuis;
Is lot a thaoibh ruith na 'r 'n aite,
Airson ar tearnadh o thruaigh.

25 Gloir is onair gu brath dha,
Nach d'chum am bas e fo chuing;
Gu'n d' thug e buaidh air an namhaid,
Bha am peacadh dhasan gun suim;
An uaigh gun dh' fhosgail i beul dha,
'S a cheannachd threun bha cho trom;
Ag ionnlaid pheacach o neoghlain,
Gu sgeimhe ghlorach gun sgom.

26 Co nach iarradh dha 'n phailliun,
Far nach 'eil amhghar na caoidh;
Ach sonas buan agus solas,
Cha d' fhuaras comhradh gu innse;
Na naoimh 's iad sgeadaichte dealrach,
An trusgan aluinn an Righ;
Is feachd nam flaitheas le clarsaich,
A' seinn le gairdeachas binn.

## LAOIDH IX

### [BHEATHA NUADH]

*Air fonn*: "Oran Leanabh a' Mhisgear"

1 GLOIR is cliu do fhear mo ghaoil,
Is maisich leam na 'n t-or;
An ti ro ionmhuinn suilbhir blath,
Bha ghras dhomh cho ro mhor;
'S ged rinn mi tair air guth a ghraidh,
Mar bhruid dha 'n namhaid beo;
'N a iomhaigh bhronaich oillteil chiar,
'S gu'm b' ghrath 'measg cheud mo dhoigh.

2 Cha d' fhuaras cainnt ri inns' ach fann,
'S gach tuigse dall gu meorach;
Mu aon Mhac Dhé a chrom o neamh,
A ghiulan sgeimh na feola;
'S e duilich doilgheasach gach ceum,
Is mallachd Dhé 'g a leonadh;
Am peacadh, Satan, lagh, is bas,
'Nar 'n ait-ne air a thoir-san.

3 'S mor an t-ioghnadh leam bhi smaonach,
A thairgse shaor 'bhi dhomhsa,
A bha cho ciontach aingidh truagh,
'S nach d' thoill mi 'thruas na 'throcair;

Rinn tair gu leir air aithntibh Dhé,
'S air fuil na reite chaidh dhortadh;
Cha d' mheas mi fein mar aobhar pein,
Air lotan geur Iehobhah.

4 'Nuair a chluinninn guth a ghraidh,
Air aireamh aig luchd eolais;
Bhiodh sgios is daors' tigh'n air mo smaoin,
'S gach cuideachd chaomh le 'm b' sholas;
Bhi cur an ceill mu shaors' na neamh,
'S mu aon Mhac Dhé 's a throcair;
'S a' sonas buan a mhealar shuas,
Tre fhuil an Uain chaidh dhortadh.

5 'Nuair chithinn cach le uigh is gaird'chas,
Air sabaidean le solas;
A' dol a dh'eisdeachd focal Dhé,
Le tlachd is speis ro oirdheirc;
'S an anam blath le driuchd nan gras,
Toirt sith dha 'n airnibh leonta;
A fhuair tre ghras a mach an cas,
'S mor uamhas bas gun trocair.

6 Chaithinn uin' air latha Dhé,
Ri sgeulachdan is treubhachd;
Cha toirinn ceum gu dol a dh' eisdeachd,
Nam buaichaillean treun chaidh orduch'
A' seirm le fuam air gaol an Uain,
Thug anam suas le deonbhaigh;
A sheas ar 'n ait 's a chath gu bas,
Gu'n phronn fuidh shail gach dolas.

7 Thuit mi sios gun tuigs' gun chiall,
Gu bearradh crioch na *tophet*;
'S mi striochdta reidh ri reachd na beisd,
'Na sgeimh-san air mo chomhdach;
'S mo shuilean duint' gu dhol a null,
Air sruthan buireach Iordain;
'Nuair thainig Ios' le ghras gun chrioch,
'S a dhuisg mo chiall gu meorach.

8 'Sin chaidh an namhaid dubh air ghleus,
Sior chuir an ceil mo ghorraich;
Thusa pheacaich oillteil bhreun,
A bh' agam fein o d' oige;
Seirbhis fhaoin dhuit bhi ri eigheach,
Le duil ri leigh's no trocair;
A' lot Mac Dhé le taire gheur,
A mharbh 's a cheus 's an fheoil e.

9 Bu lionmhor cruth 's an de'adh a' bheist,
'Ga m' shior chuir sios gun dochas;
A' toirt gu m' inntinn iomadh ni,
Thug uam mo shith 's mo sholas;
'S am bas 'na uilebheist gun truas,
A' gleachd ri m' bhuadhaibh breota;
'S mi cinnteach tuigseach air mo chrioch,
Gu'm b' e dhol sios do dhoruinn.

10 'S 'nuair dh'iath na tonnan orm mu'n cuairt,
Le neulaibh gruamach reota;
'S bha gach tuaileas mealt 's an t-saogh'l,
Nis gun diu mar sgleo leam;

'S mi sgaoilt' do fhearg, 's fuidh mhallachd Dhia,
'S an diabhul treun ri boilich;
'S na deamhnan oillteil aingidh breun,
'S iad ait ri m' eigin bhronaich.

11 Cha b' airidh mi air iochd na truas,
Bho 'n Ti thug buaidh le chomhraig;
A chaith mo shlaint bha nis dhe m' dhith,
Ri dimeas air fhuil ghloirmhor;
'S ged bu tric e rium a' strith,
'S mo choguis 'g innseadh dhomh-sa,
Gu robh mi m' chabhaig dol a dhith,
'S cha d' gheill mo chridh' ri chomhradh.

12 Chaidh gach lethsgeul a thoirt uam,
Dh' fhag iomadh uair 'sa' cheo mi;
Bhi trath gu leoir gu tigh'n gu Iosa,
'Nuair bhiodh mo mhiann 's a leoir aic;
'S am peacadh taitneach le mo chail,
Gu'n bhris mo shlaint 's mo sholas;
'S gun dad agam an lathair Dhia,
Ach, amen, sios gu doruinn.

13 A chairdean gaoil nach toir sibh cluas,
Ma ruig sibh bruaichean Iordain;
'S nach creid sibh Criosd tha glaodhaich aird,
'S e thlachd bhi tearnadh dheoiridh;
'S ma tha thu bochd gun charaid caomh,
'S tu fein 's an saogh'l gun chordadh;
So dhuit beartas mor gun chrioch
Bhi 'd oighre aig Dia na Gloire.

14 Tha so air barrant focal Dhé,
Ma tha sinn reidh is deonach;
Bhi tigh'n gu Iosa Criosd a' ghraidh,
'Na ghras-san cur air dochais;
Iarr an spiorad 's faic a thaobh,
'S a lamhan sgaoilt' air pola;
E crochta 'n aird 'na iobairt slaint,
Is fhuil 'na t-ait chaidh dhoirteadh.

15 'S 'nuair chunnaic Criosda mo dhroch dhiol,
Trid truaigh m' ana-miann 's mo ghorraich;
Namhaid m' anam ait 's e aoibhinn,
'S e so an t-eug aig broinean;
Gheibh sinn anam 'nis 'n ar cuirt,
Gu'm paigh e daor gach feoirling;
'Nuair sheas an ceannard mor mo thaobh,
Theich Satan liugach leointe.

16 Cho luath 's a nochd ris fuil na reit,
Cha b' fhearr e fein na breotag;
Chual e 'n t-Uan 'cur teachdaireachd bhlath,
'Lion m' aigne 'n aird le solas;
'S na'm biodh treoir is neart 'n am bhuadhan,
'Sin bheirinn fuaim air oran;
A' seinn le gradh hosanna aird,
Dha 'n Ti tre ghras thug beo mi.

17 Cia mar is urrainn mi gu brath,
Ro mheud a ghrasan dhomh-sa
A chuir an ceill, na innseadh slan,
Cha tarr mi bhos air Iordain;

Oir tha fuighleach feola thruagh,
'Ga m' fhagail duaichnidh neo-ghlan;
Bhi deanamh luaidh air ainm ro naomh,
Mar dhall do dh' aogais bhoidheach.

18 Cha d' innis Daibhidh, 's fhaidhean naomh,
Is abstoil, 's Maois, gu leoir e;
Diomhaireachd is grasan Dhé,
A thruais is meud a throcair;
'Chuir a mhac reir nadur dhaoin',
A chosnadh saors' cho glormhor;
A dh' aiseag sith do dhaoin ri Dia,
Is fhuil 'gha 'n dion 's 'gha 'n comhdach.

19 So an trusgan bheir dhuinn sith,
'S i 'n fhireantachd 's ro oirdhearc;
Bheir i stigh sinn lathair Dhé,
Dha 'n chuideachd aoibhinn ghloirmhor;
Gun smal gun phreasadh air ar snuadh,
Gun smuain air truaigh no bron ann;
Ach lan gu 'r beul le gaol Mhic Dhé,
A' seinn le deigh 's le solas.

20 Cha n' fhaca suil 's cha chuala cluas,
Cha d' ghluais air cridhe feola;
A' sonas buan a mhealar shuas,
Gun chrioch gu buan na's mo air;
'S aireamh do-aireamh dhe 'n eaglais chaomh,
A' dearsadh crun Iehobhah
Le gairdeachas, is seinn le cliu,
Dha 'n Uan rinn aon dhiubh comhla.

21 Chaidh am peacadh tuill' air chul,
'S gach càs is ciurradh bronach;
Cha tig smuain gu brath 'n an gaoth,
'S an fheoil o thus thug leon dhoibh;
'S iad an trusgan geal na soills',
Fior oighreachan na gloire;
'Nam prionnsachan aig Iosa gu brath,
Dha 'm buin an aird 's a' ghloir ud.

22 'S ann air barrant' focal Dhé,
A chreid 's a dh' eisd na sloigh ud;
Tha 'n diugh am Parras aird nan neamh,
'S iad lan gu'm beul le solas;
Gach suil fo Chriosd 'na ghairdeachas ur,
Am blaths na naomhachd comhdaicht';
An cuideachd ainglean cuaintean grais,
A lathaireachd mar lon dhoibh.

## LAOIDH X

### Marbhrann do Phrincipal Rainy, nach maireann

*Air fonn*: "An orain a rinn am bard do Alasdair Mac Mhr. Alasdair"

1 Co tha 'n diugh maireann an duthaich nam beannaibh,
Nach seinn leam an fhealain le caithream an aird;
Mu'n laoch a chaidh dhachaidh do dh' aros na beannachd,
'N diugh 'cuairteach na cathrach 's na Seraphs 'na phairt.

2 'S e *Rainy* an t-uasal an t-urramach buadhar,
Do fhior fhuil na dualnach mu thuath a bha tamh;
Freumh chinnidh ar duthcha nuair a chruinnichste gu raontaibh,
Bhiodh sinnsear an fhuireach air tus anns na blair.

3 B' Albanach dileas an t-urramach fiorghlan,
A sheasadh le dillseachd a strithean gu bas;
Nach failneadh ri cruadal na tormain shugra,
'S a shuil air a bhuachaill b' e uaill 's fear a ghraidh.

4 Air fior smior na diadhachd bha ghiulain toirt fianuis,
Is comharra fialachd 'gha lionadh le blath;
Mar fhlur na meas Shamhruidh fo'n druchd le dreach annsant;
Bhiodh boladh a labhradh a rannsach gach cail.

5 Thug an teachdaire diadhaidh-s' a chridhe do Iosa,
Cha d' chaomhain e 'san fhion-lios bhi gniomhach tre ghras;
Le threoir is le bhuadhan 's a sporan tric fuasgailt',
Air feumaich 's air truaighain 's tric dh' fhuasgal a' Sar.

6 Cha b' e briathran neo-fhiumhor a gheibht aig a' laoch so,
'Nuair dhé'adh e dha 'n chubaid bhiodh saors' agus gaird'ch's;
Aig cridhe nan Criosduidh ag ol 's an t-struth fhiorghlan,
A bhristeadh e sios dhoibh o bhriathran na slaint.

7 'S e mo bharail 's cha 'n aicheadh mi so ann a m' dhan e,
B'e dhilseachd 's a ghradh dha'n t-Slanuigh-ear naomh;
'S a thlachd bhi coimhlionadh na h' aithntean a dh'iarr e,
A rinn Aonadh cho fiachail measg chriosduidh na duthch'.

8 Chaidh Satan an ordugh le innleachdan seolta,
Dh'fheuch an tugadh e sgleo air an or bu ro fhearr;
Tha cliu an duin uasail 'n tir Albainn 'na uaill dhoibh,
Cur onair ri suaicheant o 'n chualas mu bhas.

9 Tha srathan is gleanntan an duthaich nam beanntan,
Toirt fianuis nach gann leis gach rann tha 'na m' dhan;
A chuid aitreabhan boidheach gus a' soisgeul ro oirdhearc,
A liubhradh le comhfhurtachd do sheoid nam beann aird.

10 B'e *Principal Rainy* an cuiridh ro eudmhor,
A bha stiuradh an treud 's Uan Dhé dha mar sgail;
Troimh na stoirmeanan buireach na doinneanan smuideach,
Cha d' chaill e riamh cursa 's a shuilean an aird.

11 Dh'aindeoin a chruadh-chas le naimhdeanan uaibhreach,
Tre chreidimh 's an Uan thug e buaidh air gach plaigh;
'S luchd a thorachd 'na sineadh an eibear a mhi-mheas,
An ait a bhi direadh a' sior dhol a sas.

12 'S e mo dhochus is m' urnuigh mu air ceannardan ura,
Gu'n tuit orra 'n driuchd bheir an saothair gu fas;
A' leantuinn cas-cheuman a' churaidh bu treubhaich',
An diugh fuidh an ęug chuir sluagh Dhé fo throm-chas.

## LAOIDH XI

### [Gairm an t-Soisgeil]

*Air fonn an oran a rinn Mari Mhor do 'n Chulidhean*:
" 'S aird a chi mi Chuilidheann,
'Na thulachan ris na neoil"

1 Ochan 's mar a tha mi,
'S ro chraiteach 'n diugh mo chridh';
M' inntinn trom ri failneach,
Gach la ri call mo chlith;
Is m' aogais chaidh air fuadach,
Mar shneachd ri cruas na gaoith';
Is tuiltean uisg' 'ga fhasachadh,
Gu'n d' shearg a dhears' 's a bhrigh.

2 Ach feumaidh mi so innseadh dhuibh,
Fath aobhar sgios mo reis;
A dh' fhag cho tearc mo sholasan,
Thug òg mo cheann dha 'n eug;
Gu'n d' ghabh mi tlachd do Bhaal,
Dha chuid fhaidhean toirt geill;
Reir Iesebeil 'na m' nadur,
Gu'n dh' fhailneadh 'na cos-cheum.

3 Cha mhor an diugh tha làrach,
'S a' Ghaidhealtachd mu thuath;
Nach cuala cliu na beisd ud,
Aig teachdairean treun an Uain;

Mar dh'ith na coin a feoil,
'S chaidh a ropladh as a duail;
'S cha d' thoill mi dad na b' fhearr,
'S ionnan starr o'n d' fhas sinn suas.

4 Their cuid ri m' chainnt gur iongantach leo,
Gu faic'st aon a' gluas'd;
Cho grathail ris a' phlaigh ud,
A mhort faidhean is sluagh;
'S mar dhuin i teampuil Dhé,
Iehobhah neamh le reachdan cruaidh;
'S a theachdairean 'ga sgiursadh,
Air feadh nam bruchd 's nan cluain.

5 Nuair sheallas tu le geur-chuis,
Air firinn Dhé tha buan;
Faic dé a rinn thu fein,
Dha n' ghné so 'na do chuairt;
Is Criosd' a' glaodhaich eigneach,
'S a lotan geur cho cruadh;
Cha b' diù leat suil le braigheachd,
Na fathachd thoirt da shluagh.

6 Rannsaich nis le dillseachd,
Dh' fheuch bheil mo bhinn-sa cearr;
Mhort is mharbh thu stridhean,
A Spioraid fhior-ghlan ghraidh;
'S do choguis rinn thu mhuchadh,
Gu'n d' fhas do chuirt gun bhlaths;
An ionnan 's teampull Ierusalem,
Bha duint le seirbhis Bhaail.

7 B' ionnan stridhean Dhé riut,
A leireadh 's an cur gu bas;
'Na stampadh 's bhi toirt beum dhoibh,
Ris gach eucoir a rinn Ahab;
'S mar creid thu ann an tim so,
'S gu'n till thu uaith' tre ghras;
Bheir dioghaltas 'na sgiursar,
'Sa lasair briuchd gu d' ait.

8 Bha Eliah air fhogradh,
Gu'n d' chrom am bron a cheann;
Gu'n d' ghuidh e air a bhas,
Daors' a chais a thoirt gu ceann;
Cho fior 's a rinn e 'n fhaistneachd,
Mu mhathair dhubh na draing;
Thug Israel gu grainealachd,
Is sgrios gun ghras dha clann.

9 Smuaintich air an Aird-Righ,
'Na ghradh do chlann nan daoin;
Chaidh a bhreth 'sa' stabull,
'Na naoidhean aluinn naomh;
An Dia a rinn na neamha,
Na speuran, 'n cuan, 's an saogh'l;
Le cumhachd dhiomhaireachd dhealraich,
'S an fheoil reir nadur dhaoin.

10 'S e aobhar 'theachd dha 'n fheoil so,
Meud dhoruinn clann nan daoin;
Bha duint fuidh bhinn a leir-sgrios,
Gun fhabhar Dhé a chaoidh;

'S an claidheamh lasrach dealrach,
Le neart is ras do-bhruidh'nt;
'S mor chliu dha 'n Uan thug barr air,
Le bhas thug e fo chis.

11 Gach ciont is gniomh aindiadhaidh,
A ghniomhaich thu 'na d' la;
Seall air a' chrann-cheusaidh,
'Sin leughaidh tu do ghnaths;
Faic a lamhan sgaoilte,
'S a thaobh a' ruith 'na d' ait;
'S a cheann le braonaibh doruinneach,
A' doirteadh chon a' lair.

12 Fhad 's a tha thu beo,
'S tu gun eolas air Mac Dhé;
'S a' soisgeul dhuit cho faoin,
Ris a' ghaoith air ruaig na speur;
'S e 'n fheoil 's a toil is saothair dhuit,
Cha d' shil do shuil riamh deur;
A' cuimhneach do mhi-fhiugharachd,
'S do thair air Prionns' na neamh.

13 Mar d' fhuair thu sith ri Dia,
Trid na riaghailt a tha sgriobht';
'S gu'n chreid thu ann an Iosa,
'S gu'n bhrist a phian do chridh;
Faicinn fhuil 'ga dortadh,
Air pola Chalbhari;
'S mor fialaidheachd a ghrasan dhuit,
Tre ghras 'ga d' thoirt fo chis.

14 Mar do shil thu sios le deuraibh,
'S an crann-ceusaidh os do chinn;
Faicinn iobairt-reitich-san,
Is eiric toirt dhuit sith;
A spiorad 'ga do threorachadh,
'S a' sgaoileadh ceo do chridh;
'Ga d' lasadh suas le gairdeachas,
O'n thuit a' phlaigh o d' dhruim.

15 'S e so 'n ath-bhreth, 's gun eolas orr',
Cha teid thu ghloir a chaoidh;
Bheir dhuit boills' dhe d' ghrainealachd,
'S do thair air an Aird-Righ;
A chrom 'na ghaol dha 'n fhasach so,
Gu naimhdean thoirt gu sith;
O'n thug a ghras an caochladh ort,
A dh' aon thu ris le d' chridh.

16 'S e Criosd a nis is aird agad,
Fior aileagan do chridh';
Do neart, is d' uaill, 's do Shlanuighear,
Gu brath cha bhi thu sgith;
'Ga chliuthachadh 's 'ga ghradhachadh,
'S tric osnadh chas o d' chridh;
'S do shlighe thruagh 'na naire dhuit,
Is seirbhis Bhaail cho dil's.

17 Tha d' aignidhean 's do smuaintean,
A nise shuas air neamh;
'S tu caoidh an tim chaidh uat-sa,
'S nach buainich thu gu brath;

Le d' thoirt an toir air naomhachd,
'Na dhaorsa dhuit gach la;
Cho fuar, 's cho mall, 's tha d' ghaol,
Dha 'n Ti naomh a thug dhuit slaint.

18 'S e 'n t-aobhar rinn mo ghluasad,
Gus an duan so chuir air doigh;
Gu'n tuig sibh anns gach aite,
A ghnaths dha robh mi beo;
Gu misneachd thoirt do thruaghain,
Do chiontaich uamhraidh mor;
Tha 'n diugh mo dhuil ri suaimhneas,
'S dha 'n Uan gu buan bi ghloir.

19 'S ma gheibh thu bas gun Chriosd' agad,
Bi d' chrioch cho truagh ri Ahab;
Bi Iesebeil 's a druidhean,
Fad linn nan linn 'na d' phairt;
'S na lasraichean a' bruchdadh,
A' smuideadh tiugh an aird;
'Gha d' riasladh le trom dhoruinn,
Gun chrioch na's mo gu brath.

20 Tha miltean anns an t-saoghal,
A sheasas cuirtean cearr;
Le argumaid bheir dubhlan,
A reir an grunnd 's an cail;
Ged chaithinn beagan solais,
Ri neo-ghloin 's ri ceol-gair';
'S 'nuair tharras sinn bhi 'g urnuigh,
Bi sinn cho saor ri cach.

21 Bi d' urnuighean gun eifeachd,
'S beag feum dhuit aig a' bhas;
'S gach saothair ni thu fhein,
Mar bhonn steidh air son slaint;
Mar nuadh phios ri seann eudach,
Bheir lan a chraois o 'n chlar;
Bi d' fhosgladh-sa do dhoruinn,
A' fas na's mo gach la.

22 Ach thig mar pheacach caillte,
Luibhreach, aingidh, mar a tha;
Is tilg thu fein air Iosa,
Dean sgeula dha mu d' chàs;
Iarr a spiorad durachdach,
Gu faic do shuil tre ghras;
'S bheir boillsgeadh dhe fhuil ghloirmhor-san,
Dhuit lon 's cha n' fhaigh thu bas.

## LAOIDH XII

### [BUAIDH GRAIS]

*Air fonn*: "Tha sean is og a' dol sios do 'n uaigh"

1 THA m' inntinn trom a' cur fonn air doigh,
Is glas a' bhais air mo chairdean og;
'Ga sgathadh sios mar am feur gach taobh dhiom,
'S mi 'gha 'n ionndrain le ciurradh mor.

2 Ged tha mo dhochus gu bheil iad shuas,
An cuirt Iehobhah 'nan comhnuidh bhuan;
Tha m' easbhuidh eolais tre thruagh na feola,
'S mo chreidimh breot gu m' leon chuir uam.

3 Chaidh air n' arach gu'n d' fhas sinn suas,
An daimh ri cheile le speis nach d'ghluais;
Thug treis air fogradh 'nar fior mhic-struidheil,
'S bu tric sinn comhla mu 'n phoit 's mu'n chuaich.

4 'S ann le bron 'bheir mi suil 'na m' dheigh,
A bhios mi smaointeach le ciurradh geur;
Gu'n ghreas ar gorraich cho og dha 'n chill sinn,
Mar 's tric a dh' innse sinn le sgios da cheil.

5 Ach 's aobhar gairdeachais do mo chridh,
Gu'n d' sheas an dochus rinn mor an sith;

An onfha Iordain 's a tonnan mora,
B'e 'n t-Uan an oirdhearcas 's lon an cridh'.

6 Cha ghabh e aireamh na cur an ceill,
Le spiorad bardachd a tha fuidh 'n ghrein;
Ro mheud a ghrasan do chiontaich ghraineil,
A' dol gu bas, cliu a ghraidh 'n am beul.

7 Ged dh' fhag am bas iad cho fann 's cho fuar,
Gun chomas labhraidh ach gann cor' uair;
Bha gaol an Uain a' cur dearrs' 'nan àogais,
'S an anam liugach bhi siubh'l gu luath.

8 'S e 'n ti gu h-araidh mu bheil mi luadh,
Fear-cuideachd m' oige gun eol air gruaim;
'Nuair bha sinn eutrom mar eoin gun churam,
Air bheagan smaoin bhi cho dluth do 'n uaigh.

9 Bha e thaobh naduir gun mheang 'na dhoigh,
Gu duineil cruadalach guaineach coir;
'S 'nuair righich gras a chuir mais' as ùr air,
Rinn sud air n' aonadh le gaol bu mho.

10 Fhuair e amhghar is càsan mor,
'S cha d' ghearain riamh air a phian no leon;
Ach aideach' saor nach robh chuis mar thoill e,
Is tairgs' cho saoibh'r do chinn-fheadhn' do ghloir.

11 A' spiorad Naomh a ni 'n caochladh mor,
A thionnda'is intinn is cridh' gach seors';
Air naimhdean Chriosda bha beo dha 'n diabhull
Gu sileadh sios le trom-mhiann mar Pol.

12 'Nar fir nach b' fhiu leo an t-ainm a luaidh,
Bhiodh dad mu chliu dhoibh 'na dhaorsa chruadh;
Ghluais a ghras iad le tart cho laidir,
Gu glaodhaich aird ri 'n aon ghraidh gu'n d' fhuair.

13 Tairg an t-òr dhoibh 's an saogh'l gu leir,
Is beatha bhuain leis gach buaidh fuidh neamh;
Bhiodh sud cho faoin dhoibh ri dorlach sbruilich,
Le meud an ionndrainn bhi aoint' ri 'n ceil'.

14 'S ann tre ghras a tha 'n t-slainte mhor,
An nasgaidh, saor, is glas dhuint', air beoil;
'S an fhein-uaill ann an dig 'ga suathadh,
'S do fhuil an Uain cuiribh suas 'ur ceol.

15 'S ann tre iobairt an t-Shlanuighear naomh,
'S a ghleachdan cruaidhe 'tha buaidh do dhaoin;
An neach ni dochas is bun 'na chomhraig,
Theid iad a ghloir dh' aindeon bron is daors'.

16 Gheall an Slanuighear eigin cridh',
Do fhior shluagh fein tha fion-geur 's a bhrigh;
'S mi faicinn parantan lom dhe 'n alaich,
Ach tuigear fathst leo cin-fath a' ni.

17 'S iomadh mathair is athair caomh,
'Bha guidh', ma 's aill leat O fag mo ghaol;
Cha'n 'eil an corr again' tuil'dh dhe sheor-sa,
Cha bhi sinn beo 's ar 'n aon bhron dh'ar dith.

18 'S 'nuair bheirear uaith e bi gruaim 's na neoil,
Cha d' fhuar sibh eisdeachd 's e eigh na feol';
Ach thig an la bheir iad binn hosannas,
A' tuigsinn gradh 's iochd an lamh a leoin.

19 Bheir e neart dhoibh a reir an la,
'S bi chumail suas orr' gu uair am bais;
'S ged bhiodh an fheoil air a claoidh ro chiurrte
Bi 'n anam surdail fuidh dhruchd nan gras.

20 Mo nabannan oga o m' leanabachd nuas,
Bhiodh tigh'n 'ga m' amharc gach àm le truas;
'S ged tha mi fein 's gaoid a' bhais 'na m' bhuad-
haibh,
Tha 'm bas 'ga m' bhualadh 's 'ga m' chuir fo'
dhaors'.

21 Chaidh innseadh dhomh-sa le fear no dha,
Gu'n d' thug iad fianuis aig crioch am bais;
Tha so 'na bhlaths is 'na mhisneachd ùr dhomh,
'Na aobhar cliuthachaidh 'n aite cais.

22 Sinne 'tha beo 's a tha 'n taobh-sa dhe 'n bhas,
'S ar cairdean gaoil dol dha 'n uir gach la;
O rannsaich 'n tim bheil thu ann an Iosa,
Gun so bi d' chrioch-sa gu fior 'na ghrain.

## LAOIDH XIII

### [TRE GHRAS]

*Air fonn*: "Laoidh Phadruig Ghrannd air 'Gearain Nan Gaidheal'"

1 'S BOCHD a' chuis leam cho fuar 's a tha mi,
O dhuibhre sgaileach is bas na feol';
Mi air mo luasgadh le ceo is tuaileas,
Mo thuigse truaillidh gu luaidh mu ghloir
Na fala cubhraidh, tha g' eigheach saorsa,
Dha 'n chinne-dhaoine tha duint an cro;
Aig namhaid milteach, an namhaid innleachd,
Tha 'g iomain mhiltean gu binn a' bhroin.

2 A' spiorad naomha gu robh 'g ar dusgadh,
Ma faigh an uir sinn mar chraobh gun lon;
Neo-thorrach craimhte gun mheas no blath orr',
Ach tioram fas 's nach gabh sas na's mo;
'S tric chaidh aolach a chuir mu h-urlar,
Le miann gu sughadh i druchd bheir beo;
Bheir beatha nuadh dha 'n bhun is cruaidhe,
Fhads' mhaireas cluaran dhe buaidh ri fod.

3 Mo thruaighe 'chrionach a thuit 'na blianaich,
'S a' gharadh fhiona far 'm b' fhial a lon;
O theas na greine is driuchd an t-Samhraidh,
Luchd sgile phlanndruisg gach àm mu poir.

Ged bha iad saothrach le uigh is cairdeas,
Chrion na dh' fhagadh dhe blath mar cheo;
Gu'n thuit i sinte dha 'n teine smuidich,
Nach teirig craos dha 's nach much na's mo.

4 Dé ghabhadh deanamh nach d' fhulaing Criosda,
Mu'n d' chuir e crioch air gach fiach a bh' oirn';
A dh' fhag 'na throcair dhuinn gloir na h-ardaibh,
Gu theachd dha 'n fhasach le gradh na sloigh;
A ghabh ar nadur, ar feoil, 's ar cnamhan,
A chath ri Satan le amhghar mhor;
A dh' fheuch ri bhuaireadh gu'n d'ghlas a ghru-
aidhean,
Mar dhuine duaichnidh thug buaidh le gloir.

5 Nach tigeadh boillsgeadh dhe'n t-solus mheadhrach,
A nochdadh lom dhuinn ar com 's ar seol;
Tha luibhreach graineil 'n ar ciontaich bhasmhor,
Gun fhasgadh sabhailt o 'n chàs bhios mor;
A bheireadh miltean mar fhear a' phriosoin,
Air chrith 'na shineadh a' stri ri Pol;
A glaodhaich diblidh, och, ciod a ni mi,
Nach dean thu innseadh ma tha sith dha m' sheors'.

6 Tha cuid 's an t-saoghal am beachd 's a' smaoineach,
Gu bheil iad saor ma tha 'n cliu air doigh;
Nach robh iad breugach 'na comhradh biasdail,
Gur math is fhiach an deagh ghniomh air gloir;
C'arson bhiodh curam a nis mu n' chuis oirn',
A bha cho naomha os cionn a' chorr;
Bhios tric ag eisdeachd 's na tighean leughaidh,
'S e so an eiric 's e' n fhein an cloac.

7 Cha 'n 'eil 'n an earbsa ach feallsa dhalma,
Nach fhad gu searg i mar chalg an fheoir;
Cha 'n fhaic an oighreachd ach peacaich luibhreach,
Bha sgriosta caillte nach d' thoill an corr;
A chunnaic Criosda le lotan piantail,
A chreid na briathran o bheul gun gho;
A thilg an curam 's an creuchdan ciurrt' air,
An taics a naomhachd tha 'n saors' 's an gloir.

8 A chuir an dochas 'na fhuil chaidh dhoirteadh,
A thuig a throcair 's a mhorachd ghraidh;
A bh' air a sgiursadh 's bu daor a phaigh e,
A' rùm 's an ait na bha 'n sas aig moid;
A lagh le dioladh ag iarraidh riarach',
E tartmhor ciocrach cur sios na sloigh;
O 'n chaidh an t-Uan a thoirt suas 'nan aite,
Tha tairgs' tre ghras le na 's aill gu gloir.

9 Co thuigeas eifeachd na feol' chaidh reubadh,
Is fhuil 'na leum-ruith troimh chreuchdan leoint';
Is lotan craiteach a' chais 'na lamhan,
A bh' air a thairneadh 's e sas ri crann;
Is e air aireamh mar chiontach taireil,
'S na sagairt lasdail ri gair 's an àm;
Le spors a' lubadh roimh Righ nan Iudhach,
A dh' fheumadh giulain 'na ghaol gu ceann.

10 Och mo chairdean na deanaibh tair air,
Oir 's ann 'n ar 'n aite 'bha chàs cho trom;
Air son do thearnadh bha silteach graineil,
O bheul nam plaighean thug nair dha chom;

'S a cheann chaidh reubadh le sgithich eigneach,
'S nach seall thu eigin 's a phein gun cheann;
'Nuair rinn e 'n glaodh a chuir crioch air euceart,
Dha 'n chruinne-che, tha ar feuman ann.

11 Thug e buaidh air an uaigh 's air Satan,
Is gath a' bhais tha dha bhraithrean fann;
Ged 's iomadh daorsa tha so 'ga ruagadh,
Nach maith a' fuasgladh dhoibh suaimhneas thall;
Is gealladh firinneach o 'n Bhiobull,
Gu'n seas am firean gach stri 's a' ghleann;
Is gairdean Chriosda mu 'n cuairt cur dion orr',
'S a ghradh neo-chriochnach 'na sgiath dha chlann.

12 Cha 'n 'eil doruinn na cor 's an t-saoghal,
Nach d' fhuair a naomhachd a chiurradh ann;
'S ro mhilis priseil an diugh ri inns' e,
Gu bheil e rioghachadh os cionn gach ceann;
An t-Athair siorruidh, an t-aon neo-chriochnach,
An tus, 's a' chrioch e, a dh' iarr a chlann;
Bhi teachd le dochas, gu cathair trocair,
'S a' sagart mor 'cur air doigh ar meang.

13 Nach dean sibh meorach mu phearsa ghloirmhor,
A ghiulan foirneart na leoman fann;
A bh' air a chaineadh 's nach d' fhreagair cail dheth,
Nach tuig thu trath mu'n a' chàs bhios thall;
Ma ni thu tair air an Ti a bhasaich,
Gheibh thu phaigheadh le cradh bhios trom;
An commuin ghraineil nan deamhnan gaireach,
'S a' lasair phaightich gu brath gun cheann.

5

14 Tha iomadh truaighe 's an t-saoghal thruagh so,
Tha searbh dha 'n t-sluagh rinn an t-Uan dhiubh clann;
Le fhuil chaidh dhoirteadh air son an comhnadh,
'S na cathan leoint' 's am bi moran fann;
Is feachd an namhaid ri faire ghnath orr',
An geall gu sath iad le bas an lann;
Gu faic iad seula do fhuil na reite,
Air ceann na sgeithe is treuna th' ann.

15 Is 'nuair thig Satan le thuiltean ghraineil,
'Bheir uatha 'n tabhachd 's ni 'n canran trom;
Bi fuachd is reotachd is cridhe leoint' ac',
Air chrith 's an dochas ri trocair fann;
Is binn an ditidh air chois 'nan intinn,
'S gun dad gu sith dhoibh's robh sgith 'bhi ann;
Is beanntanBheteir cho aird ag eiridh,
Gun ghuth o 'n ceile 's a leirsinn mall.

16 Cha dean e 'm fagail ro fhad 'sa' chàs so,
Gu'n cuir a ghras dhoibh teas-ghradh 'nan com;
A bheir dhoibh treoir agus spionnadh urail,
A' leum le sunnd thar gach bruth' is tonn;
Ni faoin an saoghal 's gu duibh dha ghoraich,
Mar dh' innis Pol dhuinn 'na chomhraig throm;
A' meas gach ni 'bhi 'na chall dha intinn,
Far nach robh Iosa 'na bhrigh 's 'na bhonn.

17 A shluagh tha laidir, 's gach cuis gu d' fhailean,
Och rannsaich trath ma 's e sta so d' fhonn;
'S ma tha e rioghachadh aird 'na d' intinn,
Is d' anam priseal beag brigh dhuit ann;

Mur fac thu d' fheuman air fuil na reite,
'S tu caillte 'n eigin ag eigheach fann;
'S mur d' fhuair thu sith troimh an Uan a bhasaich,
Bi lasair ghaireach 'na h-aite thall.

18 'S gur truagh an aireamh a riagh'l a' Satan,
'S a' chomuin ghraineil is granda greann;
'S am peacadh oillteil 'na neart ag eigheach,
An cuan na h-eigin 's a' leir-sgrios throm;
Is corruich Dhia 'gha 'n cuir sios 'gha leireadh,
Cha 'n urrainn beul 'chuir an ceill ach fann;
Na thuigeas truaghain le cradh is uamhas,
Troimh 'n t-siorruidheachd bhuan ann an truaigh gun cheann.

19 Nach faoin an amhghar dhuinn boillsg 's an fhasach,
A thig mar sgaile 'na dearrs' gu ceann;
'Nuair thig am bas bhios 'na aobhar gaird'chais,
Dha 'n t-sluagh chaidh thearnadh tre ghras neo-fhealls;
A sheasas laidir le gaol nach failnich,
Gu faigh iad sabhailt dha 'n aros thall;
A sheinn nan orain as binne *chorus*,
'S iad foirfe comhdaicht' gun sgleo no meang.

## LAOIDH XIV

### EADAR-DHEALACHAIDH AN TAGHAIDH BHITH-BHUAN ANN AN STAID NADUIR AGUS STAID GRAIS

*Air fonn*: "Ho mar chuir mi 'n geamhradh tharum"

1 Co tha beo 's a thuigeas slan e,
Comain dhaoin' dha 'n aon is airde?
Chuir E aon mhac gaoil g' ar tearnadh,
'S trid iobairt tha slaint do pheacaich.

2 Bha sinn sgriost' an tuiteam Adhamh,
An cionta gin is bith ar naduir;
Iomhaigh Dhé air ceis ro alluidh,
Lobh air gnaths gu'n d' chramh a dhreach dhuinn.

3 Freumhan fallain cha robh sgial orr',
Cnuimhean gaoideil ruisg is riab iad;
Cha robh blath no stath 's an fhionan,
'S gach craobh a' crionadh mu ballaibh.

4 Fior smior nan craobhan-ubhail dhealrach,
Is croinn na fionain fiachail aillidh;
Call an luths gun sugh 'gha 'n arach,
Gun mheas 's iad a' cramh le cabhaig.

5 'S 'nuair 'chunnaic Iosa mar bha 'n saoghal,
Duint' a sas aig namhaid diogh'ltach;
Mar fhionan fas gun bhlath gun aobhachd,
Bha tacht' agus mucht' le droighinn.

6 Dh' fhag e chathair rioghail ghloirmhor,
Chuir e thaobh car uin a mhorachd;
A chomhraig an ait clann dhaoine,
Ri lagh gu'n d' dhiol e gach feorling.

7 'S iomadh truaghan duilich bronach,
Rinn fhuil-chraobhach saor o neo-ghlain;
Thug beath' agus saors' dha 'm buadhaibh,
Nach gabh luaidh aig meud a solais.

8 'S iomadh truaghan 's fianuis dhileas,
Dh' fhuiling caineadh, tair, is dimeas;
Tha 'n diugh an trusgan ro-ghloirmhor,
Sgeadaicht' ann an gloir nam firean.

9 'Nuair a thainig e dha 'n fhion-lios,
Ruith an driuchd mu ghrunnd na fionain;
'S anail chubhraidh urail chiatach,
Toirt neart agus freumhan fallain.

10 Faic an seudar, 's craobhan almoin,
Bha seargta marbh, gun chalg gun ailleachd;
Comhdaichte le duilleach fiorghlan,
'S bagaidean trom-fhion a' fas orr'.

11 Tha nis na meanglanan ro dhumhail,
Tigh'n gu cheil 's gach geug a' dunadh;
Is lannair annsant fuidh gach spog dhith,
'S a boladh mar rosan cubhraidh.

12 Chuir e spionnadh nuadh 's na geugan,
Bu ghreannach ruisg, bha gaoideal sgréite;
Na h-eoin 's iad gu binn le 'n alaich,
Air nid fuidh sgail a cuid gheugan.

13 So an cruthachadh nuadh air daoine,
'Nuair rioghaicheas gras 'nan cuirtibh;
'S a theannas an solus ri dealradh,
Le toradh is blaths na naomhachd.

14 'S ann tha bhuaidh am fuil na reite,
'Shil an t-Uan le cruas 'ga cheusadh;
Nighidh i luibhreach is graineil,
Mar reultaibh aluinn nan speuran.

15 Nach cluinn thu osnadh throm ag urnuigh,
Anns a' gharadh le sbairn chiurrta;
'S fallus fala fliuch 'ga chomhdach,
Giulain d' oillteileachd 's 'g ar saoradh.

# LAOIDH XV

## TRUAIGHE AN AINGIDH

*Air fonn*: " An criosduidh aig bruaich Iordain "

1 O' CHAIRDEAN gaoil nach smaoinich sibh,
An deigh là chubhr' nan gras;
Air bas an aingidh 's uamhasan,
Cha ghabh e luaidh no air'mh;
An corp le pein 'ga aonagraich,
Le geilt is dumhlachd càis;
'S an coguis teth ag innseadh dhoibh,
Dé 'bhinn bhios ac' gun dail.

2 Bi 'n anam fiamhach, 's fuathach leis,
Bhi fuasgailt o thigh caomh;
Is mallachd Dhé a' doirteadh air,
Le doruinn is trom ghaoir;
Gun sgial air sith na tearuinteachd,
Seann sgeulachdan an tim;
Bu tric a gheall an diabhul dhoibh,
'N àm gniomhachadh droch ni.

3 Na deamhnan biasdail buaireasach,
Mu'n cuairt dhe leabaidh bhreun;
A' cuideachadh le uamhasan,
Is cruadh-chasan an eug;

Le cabhaig 'feitheamh an criochnachaidh,
'Gha 'n giulan sios le eilt;
Do dh' ifrinn dhubh nan dolasan,
Gun duil na's mo ri leigh's.

4 Bi firean fein a' criothnachadh,
Le grath roimh fhiamh a' bhais;
Ged 's cinnteach dhoibh am beannachadh,
A ghealladh dhoibh tre ghras;
Is Criosd a rinn an t-aiseag dhoibh,
Le ghath 'thoirt o na phlaigh;
A thug o ghruaidhean beannaichte,
Druis fala thun a' lair.

5 Dé nis tha 'm beachd nan daoine,
Riamh nach d' smaoinich ach mar sgail;
'Nuair thug e Criosd' gu ghluinean,
Le trom-dhaors' is cudthrom càis;
An Ti 'bha ann o shiorruidheachd,
Neo-chriochnaichte gu brath;
Dha 'n aingidh 's ionnan comhrag dhoibh,
Ri chomhlach aig a' bhas.

6 'S 'nuair thig an trioblaid dheireannach,
'S gun ni 's an fheoil gu feum;
'S a theicheas an cuid sholasan,
'S an uaill 's an gloir gu leir;
'S iad tuigseach nach do mhiannaich iad,
Riamh Criosda mar an céil;
'S gun dad 'nan cridh' dhe sholasan,
Mar bhruid 'n trom cheo gun leirs'.

7 Cha 'n e gradh do Chriosda,
Na fior iorgain air a chliu;
A chluinntinn le mor ghairdeachas,
Fad al nan al 'na chuirt';
Ach dh'iarradh iad na'n tàrradh iad,
Bhi saor o 'n àmhuinn chiurrt';
'Chaidh dheasachadh o shiorruidheachd,
Dha 'n diabhuil 's dha luchd gaoil.

8 Nuair bhios iad air an luaisgeadh,
Le trom uamhasan a' bhais;
An fheoil air chrith 's ro phiantach i,
'Gha riabadh fodh' le sbairn;
Gun sith, gun taic, gun dochas ac',
'Dol chomhraig dhara bais;
O 'n mhallachd bhuan tre 'n t-siorruidheachd,
Gun bhriathran air an càs.

9 'S meirg nach deanadh dichioll,
Le dion shrith an là na slaint;
Nach tuig mor luach is prisealachd,
An tim gu iarraidh grais;
Nach deanadh an tearuinteachd,
Fuidh sgiath an Uain 's fo sgail
Na fala, 'ruith o chreuchdansan,
Gu leigh's gach sluagh o 'n bhas.

10 'Nuair thig am bas is gruamain air,
'S a bhuaileas e clann Dhé;
Bi 'n fheoil air chrith is ciurradh orr',
Ged 's aobhar saors' dhoibh e;

Is beannachd Dhé 'na chomhnadh dhoibh,
'S an céil 'toirt ordugh treun;
Dha ainghlean bhi 'gha 'n treorachadh,
Troimh Iordain suas gu neamh.

11 'S 'nuair bhios na h-aingidh thruagha so,
'N an uamhas 's 'n an cuis-ghrain;
'N an gne 'reir graisg an diabhuil,
'S iad cho iargailt ris 'n an cail;
B' e miann gu'n d' fhuar iad Iosa,
Thilgeadh sios o chathair aird;
'S mar biodh bacadh Dhia orr',
'S sealladh biasdail bhiodh na 'm bas

12 Tha Dia 'n a throcair chaomh,
Do chlann nan daoin' cur sgail;
Air sgath a ghrais 'sa chaomhalachd,
Cha toir e chuis an aird;
'S e m' bheachd na faigheadh 'n t-aingidh,
An ainneart chruadh a' bhais,
Bhi bruchdadh mach mar chordadh riu,
Gu 'm b' oillteil bhi riu laimh.

13 Cho luath 's a bhios an dealachadh,
An t-anam ris an fheoil;
Is sgiorradh aig deamhnan grathalachd,
Le cabhaig 'gha 'n toirt leo;
'S an diabhull, biasdail, uamhasach,
Deigh's an truaigh a chuir air doigh;
'S an ionad anns na lasraichean,
Air fhadadh cus na's mo.

14 'Nuair thig iad steach air criochan,
Ionad iochdarach dubh a' bhroin;
Theid oillt is crith as ùr orra,
Nach ruig ar smaoin 'na choir;
Bi buirealaich is caoineadh,
'S eigheach aognaidh 'measg na ceo;
Is deatach lasrach 's gair oirre,
Tiugh bharcadh le teas mor.

15 Bi mallachadh is caineadh,
Aig na cairdean air a cheil;
A' coireachadh le aird ghuth,
'S tu chuir cearr mi le do ghné;
An ni ud riamh nach d' smaoineach mi,
Gu'n d' uraicheadh dhomh e;
'Gha m' sparradh gu gach grainealachd,
Gu'n d' fhas mi mar thu fein.

16 Freagraidh 'n sin an nabaidh e,
O phlaigh! 's tu dh' innis a' bhreug;
Is bheir e tuil gu chuimhne-san,
Dhe innleachdan dubh fein;
'N sin bi sgiorghail bhronach ac',
'S am beoil bi duint' le pein;
'S na deamhnan le 'n cuid sgiursairean,
'Gha smuideadh as a cheil.

17 'S e m' chomhairl' air an oigridh,
Fhad 's tha oirdhearcas 'n an slaint;
Is neart is treis' 'n 'ur buadhan,
Cothrom gluasad mar is aill;

Far an cluinn sibh soisgeul Dhé,
Air chuir an ceill le teachdairean graidh;
Gu'm bi sibh tric ag eisdeachd ris,
'Gha mheas mar an t-seud is fearr.

18 Feudaidh sibh a chur suarach,
An diugh le 'n aill chuir fo thair;
Gun mheas, na diù, na speis agad,
Do chliu Mhic Dhé 's da ghradh;
Is fhuil 'ga saltairt suarach leat,
'S gun smuain agad mu bhas;
Ged cheus, is lot, is bhruth thu e,
Is sgiursadh, is trom-chàs.

19 'S iomadh fear ni bocanas,
Á meud a threoir le fhlaisd;
'S e 'n ionmhas, 'n uaill, 's an solasan,
Bhi comhradh air gach la;
'S 'nuair bhios iad 's an tigh-osda,
Greadhnach, moralach, neo-sgath'ch;
'S gach ni 'nam beachd a' soirbheachadh,
Gun doirbheachas gu brath.

20 Ach faic a nis 'na sineadh iad,
Air leabaidh sgith a' bhais;
Is mallachd Dhé 's a phein orra,
Dé 's fhiach an uaill no lamh;
Ged bhiodh an saoibhreas saoghalta,
'Na dhun air dun an aird;
Cha toir e saors' na eutromach,
'N cuan aognaidh Iordain bais.

21 Bi 'n coguisean an comhnuidh,
An fhianuis bheo cuir an ceill;
Na tairgseachan ro-ghloirmhor,
Rinn iad spors dhiubh 'nuair a dh' eisd;
Thug iad iomadh bliadhna,
'G eisdeachd fialaidheachd is eigh'
An t-soisgeul, tairgse Chriosda dhoibh,
Mar bhreugan mheas an sgeul.

22 Na'm biodh *ball* no cruinneachadh',
Gu cridhealas is spors;
Bu luainach ait a' tional iad,
Gun ghruaim gun sgil air bron;
'S ged rinn iad tair air Criosda,
Cuid tri fichead bliadhn' is corr';
Gun churam dol dha 'n t-siorruidheachd,
Na's riaraicht cus na Pol.

23 Mo thruaighe 'chrionach eagalach,
Tha preasadh tigh'n 'na feoil;
'S a cas air bruaich na siorruidheachd,
'S dath riamhach air a loin;
Cha chluinn thu chaoidh 'na briathraibh,
Ach tuil bhreug is brigh na feol';
Tha dreach na nathrach 's iomhaigh-san,
Mu 'n ciabhaig is iad beo.

24 Ma gheibh iad sgoid na tàrradh,
Air bhi caineadh bochdan Chriosd;
'S gu faigh iad meang no failneadh ann,
Bi gairdeachas 'n an cliabh.

Bi cabhag as na cuiltean orr',
A' sputadh 'mach le 'm beul;
Ma chi iad toll cha chàirich iad,
'S e b' aill leo cus a reub.

25 Ma chi iad neach am priosan dhiubh,
Lan dith is eislean mor;
'S ro shuarach ni iad tair orr',
Le grain cha tig 'n an coir;
'S ged bhiodh iad ruisgt cha 'n eudaich iad
Aon bhreid a dhe'adh mu feoil;
Le acras ged a bhasaicheadh,
Gu brath cha toir dhoibh lon.

26 'Nuair thig an t-Uan 'na ghloir,
Air lath' mhoid, 's bhios fuaim nan speur
A' critheadh 'n t-saoghal bhronaich so
'S na duil 'n trom cheo gu leir;
'S na creagan leaghadh sios a' ruith,
'S gach sliabh a' dol á leirs';
'S co sheasas sud gun Chriosd' aige,
Gun fhiamh le sgrathadh geur.

27 'S bi firean le mor ghairdeachas,
Le clarsaichean na gloir;
A' seinn dha 'n Uan a shabhal iad,
O 'n namhaid 's o an fheoil;
Mar 's aird a bhios na tairneanaich,
Le fear an graidh 's na neoil;
Bi 'n diabhull 's a chuid ghrainealaich,
Ri failneadh le crith mhor.

28 'Nuair chi na fir 's an fhasach so,
An t-aon ghraidh tigh'n 's na neul;
An t-Uan 'na mhorachd sgeadaichte
'S na creagan dha toirt geill;
Na duil air chrith roimh lathaireachd,
Mar àmhuin theth gu leir;
'S na naoimh 's iad ait le gairdeachas,
'S Hosannas bhinn 'n am beul.

29 Tha cuid tha 'n diugh 's an fhasach so,
Mar Bhabilon le prois;
Am beachd gu mair an subhachas,
Gun mhulad thigh'n 'nan coir;
'S bidh slige an cinn air aiteachadh,
Le dorag ghroid na loin;
'S bi cnuimhean 's biasdan 's feasd aca,
Air sugh an cleibh fuidh 'n fhod.

30 A chairdean gaoil 's gach cearna,
Thuigeas Gaidhlig deanaibh uaill;
Á fuil an Uain 's á fhireantachd,
Mheud 's a fhuair sith tre buaidh;
'S ged bhi tu ann am prioson,
'S iomadh sgiths is amhghair chruadh
Nach maith dhuinn duil ri solasan,
'N àm codhail thoirt dha 'n Uan.

## LAOIDH XVI

### AN FHEIN

*Air fonn*: "Horan Ho hori horo. Tha mi gith 's mi pasgadh sheol"

1 OCH nan och is mar tha mi,
Corp a' bhais 'g am' thoirt fo chis;
Cho beag 's tha dh' fhas nan gras 'na m' chridhe,
Cho luath 's tha chrioch a' teannadh rium.

2 Ged a leughainn 'n soisgeul naomh,
'S ro thric mo smuain mar chuairt na gaoth;
Is brigh nam briathran fialaidh cubhr',
Mar ni gun sugh gun bheannachd dhomh.

3 Tha so 'na bhron 's 'na leon dha m' chridh',
B'e m' mhiann mo dheoir gu'n doirteadh sios;
An aite grais fo bhlath 's fo dheis',
'S ro choslach brigh an droighinn rium.

4 Ach gloir dha 'n Uan a dh' fhag dhuinn sgriobht,
Na briathran gloirmhor soghmhor fior;
An neach tha bronach leòinte sgith,
Tha fois is sith trid fhala dhuinn.

5 Mo chluasan bodhar mar an ceudn',
Le eigh nam biasd a dh' fhiar mo cheum;
'S e leomhan oillteil sheolt' 's an "fhein,"
Is tric a leir 's a theannaich mi.

6 'S e 'n diabhull ughdar mor na plaigh,
'S e 's bith o thus is grunnd a cail;
'S e 'miann bhi 'n uachdar uaillmhor aird,
'S gloir 's gach ait bhi 'g amharc orr'.

7 An ait air Criosd bhi toirt an suil,
Air crann an aird 's a lamhan sgaoilt';
'S e their a' phlaigh a mhain do shuil,
Dh' fheuch bheil thu naomh 's 'nad' airidh ann.

8 Ged 's tric a mheall e mi o thus,
'Nuair bha mi 'm shuainnean truagh gun tùr;
An diugh 'nuair b' choir dhomh eoladh grunnd,
'S ro thric mi 'n daors' gun ghabadh aic'.

9 'S e aon do theagasg sheolt' na "fein,"
Do shuil 's do smaoin bhi duint riut fein;
'S mur bi gach cuis 'reir d' uigh 's do ghné,
Cha diu Mac Dhé 'bhi 'g amharc ris.

10 Mur faigh thu urnuigh bhriathrach bhlath,
Le tart is deigh air Leigh na Slaint;
'S gu'm bi do dhorn 's do dhorlach lan,
Cha n' fheith thu ghras 'na gheallaidhean.

11 'S 'nuair shileas do shuilean struth gheur,
'S ro aird do bheachd 's an àm ort fein;
Do chupan lan air bharr an t-sleibh,
Gun ni fuidh 'n ghrein 'bheir smalan ort.

12 So agad an fhein air doigh,
Thu nis cho naomh 's cha chlaoin na's mo;
'S mi sheasadh bàs, is càs, is mòid,
Air sgath Iehobhah cheannaich mi.

13 Ach stad gu'n crom thu sios an gleann,
Am measg na fuathan 's uamhraidh' greann;
'S tu teagmhach, leointe, neonach fann,
'S gu'n cuireadh meann 'am falach thu.

14 Seall air Peadair le ghuth treun,
'S e 'm beachd gu brath nach failneadh e;
An Ti b' e ghaol 's a run fuidh 'n ghrein,
Rinn aicheadh geur nach b' aithne dha.

15 Fhuair mi mach air iomadh uair,
Mo chunnard mor o 'n fheoil 'na m' chuairt;
Ged 's iomadh blar a dh' fhag i truagh,
Tha stri is buaireas fhathast innt'.

16 Ged 's iomadh buille sgaiteach gheur,
Thug lagh is bas dha 'n phlaigh an fhein;
'S 'nuair gheibh i fas ro aird a ceum,
'S a' seann duin gleust fo' n' bhrataich aic'.

17 'Se so 'n da namhaid dh' fhag mi truagh,
Cho beag do dh' fhas nan gras 's cho fuar;
'S ro thric 'nan deann le lannan cruadh,
A' gleachd ri buadhan m' anam iad.

18 Ach spiorad naomh nan uile ghras,
A bheir gu m' leirs' crann-ceus' an aigh;
Is fuil na reit a' leum 'na m' ait,
Bheir buaidh 's gach blar le cabhaig dhomh.

19 Gloir dha 'n Uan a thainig riamh,
'Nuair 's miosa stoirm is goirsg nan sian;
A thig air bord 'nuair 's mo bhios fiamh,
Bheir ciuin is feath an ealamhachd.

20 Bi Satan mor is fheachd ro threun,
Le brataich aird is garaich gheur;
Ma gheibh e 'm bron 's o neoil clann Dhé,
Bhi caoidh an céil 's e falaicht orr'.

21 As ùr 'nuair chluinnear guth a ghraidh,
Bi fonn 'n an cridh le sith nan gras;
A' seinn le sunnd 's le durachd aird,
Is ceann an namh na starsaich dhoibh.

22 Air ceannard mor is gloirmhor buaidh,
Le cord as ùr is sgiursadh luath;
'S gach teagamh mhealta mhanndach fhuar,
Mar sneachd is fuaim aig lasair ris.

# LEABHAR NAN SONN

## GEARR-AITHRIS

AIR

## CURAIDHEAN NA CRAOIBHE RUAIDHE

IS AIR

## DIULANAICH IOMRAITEACH

LA AN DIUGH

LE

ALASDAIR FRISEAL

---

*(AN DARA CLO-BHUALADH)*

---

TORONTO
CLO-BHUAILTE LE UILLEAM BRIGGS
1897

# FACAL DO'N LEUGHADAIR.

THA na sgriobhaidhean a leanas air an tairgse do Ghaidheil Chanada le dochas gu 'm buin iad gu caoimhneal riutha.

Chaidh an cur ri cheile an toiseach airson paipeirnaigheachd, agus air do'n chlo a bhi air a shuidheachadh aig an am, gu cabhagach, tha 'n litreachadh a' nochdadh mhearachd ann an iomadh aite—ni a tha ro mhinic a' tachairt gu mi-leas cainnt ar mathar.

Bho'n am 'san deachaidh an cur a mach an toiseach chaochail dithis de na daoine air a' bheil iomradh 'san leabhar. Cha 'n 'eil Eachan Mac-Illeathain ni 's mo; 's tha 'm fòd air fàs uaine thar uaigh Shiorraim Mhic-Eallair, ach tha ainm gach aon diubh cubhraidh do na Gaidheil, agus bithidh an cliu buan.

"Ach ni 'n searg 'ur cuimhne mar lus,
Fheara bu mhor tlus agus bàigh;
Mar sholus gu aimsir an céin,
Triallaidh 'ur sgeula 's an dàn."

TORONTO, *An Dudhlachd*, *1896*.

# CLAR-INNIS.

Do'n Leughadair - - - - - - - iii

Duain Ultach - - - - - - - - 7

" Duan a' Ghairbh - - - - - - 9

" Na Cinn - - - - - - - 17

" Deirdri - - - - - - - - 25

" Fraoch Mac-Fithich - - - - - 34

Am Bard MacColla - - - - - - - 35

Siorram MacEalair - - - - - - - 67

Daibhidh Speinse - - - - - - - 76

Domhnull Catanach - - - - - - - 84

Ceilidh Ann an Canada - - - - - 97

Feasgar Sabaid 's a Ghaidhealtachd - - - 110

# DUAIN ULTAGH.

**" 'S ann a'n Ile bhoidheach a rugadh mi 's a thogadh mi,**
**S ann an Ile bhoidheach a rugadh mi 's a bha mi riamh."**

**THA eilean uain' Ile iomraiteach am measg eileanan na Gaidhealtachd, cha 'n ann amhain airson a mhachraichean torach 'sa raointean cluaineach, ach mar an ceudna, 's gu sonraichte, airson nan-daoine foghainteach, foghluimte a thug e do'n Ghaidhealtachd, 's do 'n t-saoghal. Bithidh cuimhne air Iain Og Ile, am fad 's is urrainnear "Leabhar na Feinne," no sgeulachdan na Gaidhealtachd a' leughadh; bho Ile thainig Foclair mhic Ailpein, leabhar air am bheil seula ard-foghluim: thug Ile dhuinn Mr. Niall MacNeill, ollamh ionnsaichte Lunain; agus a bhrathair Iain, a sgriobh iomadh sreath ann an Gaidhlig ghlan dhuthchasach; thogadh ann an Ile, Iain Mac Mhurachaidh (Murdoch) an sar-Ghaidheal, a thug seachad fallas a ghruaidhe agus neart a chinn gu bhi leasachadh crannchur 's gu bhi dion coirichean a luchd duthcha bho tharcuis agus ana-dheanadas nan uachdaran; tha Daibhidh Speinse againn fein ann an Canada, ach dhearrsaich solus na greine an toiseach air ann an Torradh 's an eilean Ileach. Tha a bhuadhan inntinn, us ard-fhoghlum aithnichte air feadh na duthcha, agus mar Ghaidheal deas, dileas, tha e seasamh ceann us guailean tharseanairean a luchd-duthcha. Ach 's an'**

la an diugh cha 'n 'eil mac cliuiteach aig Ile co-ionnan ri Eachan MacIlleathain, maighstir-sgoil aig Baile-Ghrannd, mu leth sleighe eadar ceann Loch-an-Dail agus Port-Ascaig. Tha iomadh bliadhna a nis o'n rugadh Mr. MacIlleathain. Tha e suas ann an aois, ach tha a shuil fathast geur agus a bhreathnachadh gun mheirg gun fhailneachadh. Mar dhearbhadh air 'sin, tha e an deigh leabhar luachmhor a chur am mach do dhuain Ultach, le mineachadh foghluimte a bheir soilleireachd air cuid do phuingean dorcha seann eachdraidh na h-Eirionn, 's a chuidicheas iadsan a tha ag sireadh eolais air ceann toiseach cuid do na h-ursgeulan Gaidhealach. 'S fhada bho 'n a thoisich MacIlleathain air saothrachadh anns na raointean farsuing so. Bha a lamh ri faicinn gu soilleir anns a cho-chruinneachadh do sgeulachdan a chaidh a chlo-bhualadh fo aimn agus aig cosdas Iain Oig Ile. Bha e 'na sgriobhadair deas, comasach air cuspairean a bhuineadh do chinneadh, eachdraidh agus canain nan Gaidheal, re moran bhliadhnachan agus is iomadh paipeir-naigheachd a thug aite do dh' obair a phinn. Tha e air a mheas le daoine ionnsuichte a bhi 'na shar-oileanach, 'na dhuine air leth foghluimte agus lan-chomasach air a chuid eolais a chur gus a bhuil is airde. Tha am beachd so air a dhaingneachadh gu tur leis an leabhar ur a tha a nis air tighinn bho 'laimh. Is airidh e air aite ard am measg leabhraichean Gaidhlig ar latha-ne ; faodaidh e a bhi air a chur taobh ri taobh ri obair Dhoctair Chamshroin, nach mairean, a bha ann an eilean Arrain agus cliu ni 's mo na sin bhitheadh e duilich a dhioladh do leabhar sam bith is aithne dhuinn. Tha seachd duain air am faotainn anns an leabhar,—Duan A' Ghairbh Mhic Stairn, Na Cinn, Cuchulainn 'n a

Charbad, Deirdri, Caoidh Dheirdri, Fraoch Mac Fithich, agus Conlaoch. Tha iad sin, le eadar theangachadh Beurla, foclair goirid, agus beachdan an ughdair air na duain, air an cur sios anns an leabhar, agus, mar a thuirtear, tha obair Mhic Illeathain 'n a thabhartas luachmhor do litreachas nan Gaidheal. Tha susbainn cuid de na duain air a thoirt 'n ar briathran fein, mar a leanas:

### DUAN A' GHAIRBH MHIC STAIRN.

'Se ionad iomradh an sgeoil so Teambra ann an Eirinn. Tha an duan ro shean. Tha daoine foghluimte ann am beachd gu bheil e mu nithean a thachair roimh chogaidhean nan Lochlannach ann an Eirinn, ach cha ruig sinn a leas a bhi ro-chruaidh chinnteach mu 'n am; tha iomadh sgeula, taitneach, brioghail, aig am bheil a bhunncha r air fholach as an t-sealladh 's na linntinn a dh' aom. Ann an Talla Theamhra bha Conall, Cuchulainn, Brichdean, agus cuid eile do Churaidhean na Craoibhe Ruaidhe, mar a dh' ainmicheadh aireamh thaghta do laoich na h-Eirionn. 'N uair a bha na laoich ag cumail cuirm agus ag deanadh aoibhneis air leth an treunalachd agus an comas arm, bha an dorsair ag deanadh faire gu dileas aig taobh am muigh an doruis. Cha b' fhada gus am fac e loingeas ag tighinn thairis air a chuan agus thog e caismeachd mar so:

" Eirich a Chu na Teamhra,—
Chi mi loingeas tha do-labhradh ;—
Lom-lan, nan cuan clannach
Do loingeas mor nan allmharach !"

Bha Conall subhach le teas na cuirme; cha b'e upraid no cogadh a bha 'n a bheachd agus ann am briathran

frionasach mhaoidh e air an dorsair ag radh nach bu naimhdean ach luchd-cuideachaidh a bha 's an t-sealladh. Cha b' fhada gus an do thog an dorsair caismeachd eile, ach a nis 's ann a bha aige ri innseadh gu'n robh curaidh mor, lan armaichte, aig an dorus, a bha 'toirt dulan do laoich Eirinn air fad, 's ag radh gu'n robh e comasach air an cur uile gu leir fo chis. Cha robh cluiche a b' fhearr leis na seoid na strith de'n t-seorsa so agus dh' eirich iad gu dealasach gu bhi a'm bad an fhir aig an robh an danadas an cur gu dulan.

"Chuige mise," arsa Cu-riodh,
Araon agus O'Conchair,
Fear-dian taoibh ghil,
'S Fraoch fial Mac Fiughaidh,
Aodh MacGaradh a' ghluinghil,
'S Caoilte ro-gheal Mac-Ronain.

Ach bhac an dorsair iad. Bha e 'n a chomhairliche glic. B' e An Garbh Mac Stairn a bh'aig an dorus agus b' aithne dha ni-eigin do neart a ghaisgich sin. Ars' esan:

"Chonnairc mise coig catha deug
Do dh' fhamhairibh as ni 'm breug
Breth air a' Gharbh as Tir shoir,
Am Maoigh gallan nan comhrag."

B'e Conall aon do na gaisgich a bu chliutaiche am measg churaidhean na h-Eirionn. B'ainm da, Conall Cearnach, a' ciallachadh duine a bha buadhmhor neo-sgathach ri aodan cunnairt no Catha. Mhol na baird e mar "Sonn catha na claoin Teamhrach." Ach 'n uair a chual' e ainm Mhic Stairn ann am beul an dorsair dh' fhan e air ais 's an Talla. Bha caoin ghuth maighdinn an Talla, d'am b' ainm Maobh, Inghean Ochaidh, flath na

Feinne, mar an ceudna an aghaidh na comhraig. "Na leigidh oglach nan cath" ars' ise, "Staigh do thaigh Teamhra nan righ-fhlath." Dhuisg a briathran "oglach nan cath," inntinn Chonaill, oir b' fhear cogaidh e eadar chnaimh 'us chraicionn, agus cha leigeadh an tamailt leis an Garbh a chumail an mach ni b'fhaide. Ghrad dh' fhosgladh an sin an dorus agus shuidh Garbh sios gu bidh a chum a neartachadh agus urachadh mus toisicheadh a choimhstri.

Chaidh aite tri cheud fear a reiteachadh air a shon agus chuireadh biadh agus deoch airson coig fichead duine fa chomhair an fhir mhoir. Bha na curaidhean ag amharc le iognadh mar a bha an gaisgeach a' cur casgadh air 'ocras. Dh' eirich Cuchùlain a dh' aon taobh agus thog e a sgiath, bha suil Naois an deigh a dha shleagh agus ghlac Conall Cearnach a chlaidheamh. 'N uair a sheall An Garbh mu'n cuairt air bha caogad mac righ mu thimchioll. Thoisich na daoine air labhairt ri cheile. Ged a thainig An Garbh d' an ionnsuidh mar namhaid thug iad lan "Chothram na Feinne" dha. B' e Brichdean a cheud neach a labhair. Ars' e, ann am briathran seimh: "Fearas 's faoilte dhuit gun fheall, am fianuis fearaibh Eireann!" Thaitinn na briathran ri Conall an t-Ard Righ, agus thug e misneachd do Bhrichdean a' dhol air aghairt. Ag tionndadh gus A' Gharbh dh' ainmich Brichdean dha aon an deigh aon do laoich na h-Eirionn leis am faodadh e cogadh a' dheanadh. Mhol e am buadhan 's an gaisge. Chuir e suas iad mar dhaoine dearbhta a b' iomchuidh air cath a chur leis A' Gharbh. Cha do mheas an "Treun-fhear" iad a bhi airidh air an urram sin, oir cha bu bheag an ni anns na laithean sud strith a dheanadh le gaisgeach cho ainmeil

ris A' Gharbh. Bha mic an Righ suas ris na h-uile cleas ann an cleachdadh arm agus thugadh iadsan am mach am fianuis A' Ghairbh. Cha mho a ghabh e riu-san. Bha aon duine ainmeil agus treun thar gach neach eile ann an Eirinn agus b' ann le buaidh airsan a b' aill leis a bhi cosnadh cliu. B' e sin Cuchulainn. Labhair e:

" Bheireamsa briathar righ ann,
Fhearaibh aille na h-Eireann ;
Nach teid mi fein ann am luing,
'S mi gun gheill o Chuchulainn."

Dh' eisd Cuchulainn ris gun gheilt. Bha a sgiath air a togail os aird, agus bha e dian-dheas airson na coimhstri. Bu righ e fein 'agus thilg e air ais gu h-uailleach briathran a choigrich.

" Bheireamsa (ars' esan) briathar righ eile,
Nach toir thu mo gheills' air muir
'S mi fein ann a' m' bheatha."

Thoisich e an sin air caineadh, 's air di-moladh A' Ghairbh:—" 'S bodach thu bhuidheann udlaidh, 's olc thu fein, 's olc do mhuinntir," 'chum a ghuineadh gu geur fhearg 's gu cuthach-cath. Thainig iad gun dail gu cruaidh bhuillean. B' ann an sin 'bha 'chomhrag. Bha claidheamh ri claidheamh a' cluiche ann am mire-chath. Bha an talamh air chrith. Bha fuaim nam buillean air a ghiulan leis a ghaoith bho ghleann gu gleann, 's air a thilgeadh air ais gu larach a chogaidh le mactalla nam beann. Re sheachd la chog na laoich, gus nach "b' airde An Garbh air a' mhaoigh, na Cuchulainn, a'n gaisge." Cha robh a lethid riamh ri aithris ann an Eirinn. B' iomadh gniomh gaisge air an robh iomradh ann an ursgeulan nan seanachaidh, ach thug comhrag Chuchulainn agus A' Ghairbh barr-

achd orra uile. Bha an da ghaisgeach gu math a reir a cheile. Bha An Garbh, laidir, treun agus ro-ealanta. Bha Cuchulain cleasanta, sgiobalta, agus neartmhor. Cha 'n fhaca namh riamh cul a h-aon diubh. Bha iad mar leoghain ann an neart, ann an cridhe 's ann an tогradh. Cia mar a chriochnaicheadh a chuis, cha b' urrainn daibhsan a bha 'g amharc orra, innseadh, oir bha iad co-ionann ann am buadhan; bha gach neach diubh ag cumail suas a chliu. Air an t-seachdamh la chaidh am fortan le Cuchulain. Le aon bheum cuimseach sgoilt e sgiath A' Ghairbh 'n a da bhloidh agus dh' fhag e gun dion e. Bha An Garbh a nis ann an dearbh chunnart, ach thuirt e ri Cuchulainn nach geilleadh e 's nach tionndadh e troidh fhad 's a bhitheadh e ann am beatha. Bha cridhe mor cho math ri gairdean laidir aig Cuchulain agus thilg e a sgiath uaithe air an fhaiche. Shaoileadh le maithibh na h-Eireann gu 'n robh so tuille 's a choir a' dheanadh airson coigrich a thainig gus an cur fo chis. Ach cha chromadh inntinn ard Chuchulain cho iosal 's gu 'n gabhadh e ana-cothram air neach sam bith ann an strith. An deigh do' n chath toiseachadh a ris cha robh a chrioch fad' ann an amharus. Chog Cuchulain le ealantas fior ghaisgich agus le aon bheum sgar e ceann A' Ghairbh bho cholainn. 'N uair a shiolaidh ioll-ach nan laoch, chuir Conall failte air a Bhuaidh-fhear, a' toirt dha a "cheud chorn" ann am fianuis fearaibh Eireann. Fhreagair Cuchulain ann am briathran an duain mar so:

"Rinn mise gniomh air Giolla nan Cuan,—
Creideadh an righ mar is dual;—
Tha leaba aon laoich 'n so, a bh' air Cuan,
Tha 'n diugh gun aiseag le iomairt sluaigh,

A thriall gu taigh Teamhra nan righ-fhlath
Ghabhail geill air fearaibh Eireann."

Is e si n suim Duain A' Ghairbh Mhic Stairn, gun dad a leudachadh air briathran a bhaird. An toiseach tha caismeachd an Dorsair agus freagairt fheargach Chonaill; an sin tha An Garbh aig an dorus agus tha na laoich aigeannach air am bacadh leis an Dorsair o dhol a' m'bad a choigrich; an deigh earail bho Mhaobh, Inghean Ochaidh, flath na Feinne, thugadh aite agus aoidheachd do'n Gharbh ann an talla Theamhra; thagh e Cuchulainn am mach bho churaidhean na h-Eirionn air fad agus chuir iad cath a bhuanaich re sheachd laithean agus a chriochnaich le buaidh do Chuchulainn.

A reir an duain bha na daoine so am measg laoich na h-Eirionn aig an am:—Conall Cearnach aon do na righrean, Cu-riodh agus Lugha a mhac, Fiabhaidh Mac-Ghoraidh, Fraoch MacFiughaidh, Aodh MacGharadh, Caoilte MacRonan, O' Conchair, Brichdean, Luagha, Cormaig, Buinne agus Naois. Tha cuid de na h-ainmean sin coitchionn anns a Ghaidhealtachd, 's gu sonraichte ann an Eirinn gus an latha an diugh, agus tha an duan a nochdadh gu 'm bheil iad sean le aois iomadh ceud bliadhna.

Tha e air aithris gu'n d' thainig An Garbh as an Esraidh, ainm a tha air a sgriobhadh ann an aite eile, "Essa-Roimh" ag ciallachadh, a reir beachd Mhr Mhic-Illeathain, "Eas na Roimh." Ann an rann do'n duan so mar a tha e air a chur sios le Mac-an-Leisdeir, tha e air a radh gu'n d' thainig e o'n "Ghreig uamharaich ro ghairg," ach cha thuigte bho 'ainm gu'n robh e bho'n Roimh no bho'n Ghreig. Tha ainm Gaidhlig aige, agus 's e 's coltaiche gu'm bu Ghaidheal e a b'urrainn Gaidhlig

na h-Eirionn a' labhairt. Ach air an lamh eile, ma's fior an seanachaidh agus am bard tha eachdraidh Chuchulain aithnichte o bhreith gu bhas. B'e Cuchulain an "sonn deas," leis am bu taitneach "sgeul na h-aimsir a dh' fhalbh." Tha ainm ag tachairt oirnn gu tric ann an sean sgeulachdan na h-Eirionn. Tha e coltach gu'n robh tuille a's aon ainm air agus gu'n do lean an t-ainm "Cuchulain" ris bho ghniomh gaisge a rinn e 'n uair a bha e 'n a bhalachan og. Tha Mr. Mac-Illeathain ag ath-aithris sgeul air a phuing so, bho *Leabhar na h Uidhre.* Tha ainm an leabhair so ag ciallachadh, Leabhar na Mairt Odhair, a chionn gu'n robh e air a chomhdach le craicinn Mairt Odhair. Mar a tha an sgeul a' dol, b'e ceud ainm Chuchulain, "Setanta." Bha gobhain iomraideach aig sliabh Cuilinn d'am b' ainm Culand, a thainig gus an luchairt aig Eamhain a' thoirt cuireadh do'n righ, Conor Mac Nessa agus Curaidhean na Craoibhe Ruaidhe gu feisd. Bha Setanta aig an luchairt aig an am agus fhuair esan cuireadh mar an ceudna, ach 'n uair a' dh'fhalbh a chuideachd, dh' fhan e 'n an deigh gu crioch a chur air cluiche chamanachd ris an robh e maille ri chompanaich. Anns an fheasgair lean e cach agus bha e fadalach mu'n d'rainig e gu taigh Chulaind. 'N uair e dh' fheuch e ri dol a staigh, bha e air a bhacadh le cu mor a chum an gobhain gu bhi dion a thealaich re na h-oidhche. Leum a' bheisd fhiathaich air gu grad agus thoisich i air a reubadh, ach bha an gille beag tapaidh agus bhuail e air a chu gu gaisgeach. Rinn an t-sabaid mor fhuaim air chor s' gu'n cuala na h-aoidh ean a bh'aig an fheisd e. Ghrad dh'eirich an gobhain o'n bhord 's fheoraich e an robh aon sam bith do 'n chuideachd air fhagail air dheireadh, ma bha, gu'n rachadh

e gu cruaidh leis, oir ars' esan cha d' thainig duine riamh thun an taigh m'oidhche gun a bhi air a reubadh leis a chu. An sin chuimhnich an righ mar a gheall Setanta a leantuinn agus air ball ruith Fearghus Mac Roigh agus feadhain eile do na h-aoidhean am mach gu 'shaoradh; ach 'n uair a rainig iad an t-aite chunnaic iad an sar-ghaisgeach og a' seasamh os-cionn colainn a choin a bha 'cheana marbh. Thog Fearghus an gille, gu h-aoibhneach, air a ghuailibh, ghiulan e do'n talla e anns an robh a chuirm 's chuir e air an urlar e am fianuis an righ agus na cuideachd, a ghabh ris le mor shubhachas. Air do Chuland a chuimhneachadh gu'n robh a dheagh chu, dìleas, marbh, thuit e air caoidh call a choin, a bha cho feumail dha a' dhion a thaighean 'sa threudan. Sheas Setanta suas agus thuirt e gu'm faigheadh esan air a shon culain do'n aon seorsa ris a chu a bha marbh ma bha aon ri fhaotainn ann an Eirinn, eadar Tonn Tuath 's an airde tuath agus Tonn Chliona 's an taobh deas; agus thairg e mar an ceudna curam a ghabhail do'n taigh m' oidhche gus am fasadh an culan mor gu leoir airson na h-obair. Bha Cathad, druidh an righ, a'n lathair agus dh' iarr e gu'm biodh ainm a ghille air atharrachadh o Setanta gu "Cu-Chulaind,"—an cu aig Culand, agus thuirt e gu'm biodh am balach iomraideach fo'n ainm ur troimh nan ginealaichean ri teachd 's gu'm biodh 'ainm agus a dheagh-chliu beo gu crioch an t-saoghail am measg dhaoine na h-Eirionn agus na h-Alba. Bho so lean an t-ainm "Cuchulain" ris.

Anns na h-ama sud bha am facal "Cu" ag ciallachadh "righ," agus tha cuid do'n bheachd gur e briogh an ainm "Cu-chulain," righ Sliabh Chuilinn, oir bha Cuchulain 'n a righ gun teagamh sam bith.

A rithist, anns an duan "Na Cinn," tha e air a radh gu'm b'e Cuchulain dalt Chonaill Chearnaich, ach ann an duan eile, "Suiridh Eimhir" 's e Conall a bu dhalta do Chuchulain. Phos Cuchulain Eimhir nighean Fhorgall Seolta, mac peathar do Theathra righ nam Formorianaich. Fathast, ann an duan eile, "Cuchulain 'n a Charbad" tha Cuchulain air ainmeachadh mar mhac Sheimh-suailti, mhic Aodh, mhic Agh, mhic Aodh. Ann an Suiridh Eimhir tha am bard a toirt cunntas air spors nan gaisgeach:—Bha ceannaird-carbad nan Uladh ag cluich aig luchairt Eamhuin. Bha iad ag cur chleasan leis an t-sleagh, a chlaidheamh, agus ag deanadh gniomh na h-ubhal. Bha ann an sin:—Conall Cearnach, Fearghus mac Roigh, Loghaire, Celtchar, Dubhthach, Cuchulain mac Seimh-suailti, agus Scel an sgeulaiche iomraideach. Thug Cuchulain barr orra uile anns na cleasan agus na gniomharan treun a rinn na laoich agus bha goal aig na maighdeanan air airson luthmhoireachd a laimh, luathas a ghearra leim, milseachd a chainnt, agus airson ailleachd a ghnuis.

## NA CINN.

Tha e air a chreidsinn le daoine foghluimte ar la-ne gu'm buin an duan so do'n chuairt-uine is aosmhoire do sheann eachdraidh na h-Eirionn air am bheil aithris ann an litreachas na duthcha sin. Tha an duanaiche ag cur air eachdraidh mar a rinn Conall Cearnach dioghaltas air naimhdean Chuchulain, a chuir e gu bas. Tha e coltach gu'n robh moran sluaigh mu bhas an laoich, oir 'n uair a chuala Conall mar a thachair bhoidich e fein agus caraid eile gu'n cuireadh iad na ceudan gu bas; gu'n "lionadh iad gad cho fad 's a bha 'san duthaich do chinn mac Righ a dhioladh eiric Chuchulain," agus mar a bha

Conall g'am marbhadh bha a charaid "g'an cur air a ghad." Anns an leabhar "Dan Gaisge" leis na braithrean Mic Chaluim, tha iomradh air bas Chuchulain mar so: "An uair a chaidh Cuchulain a leon, thuirt e ris a ghill' a bh'aige, dol gu Conall, is innseadh dha gu'n do thog a dhalta taigh ur. Dh'fheoraich Conall dheth, Ciod an airde, am fad agus an leud a bha 's an taigh? Thuirt an gille, 'n uair a laidheadh e, gu'm biodh a shron ri druim an taighe agus cul a chinn ris an urlar; 's an uair a shineadh se e fein, gu'm biodh a chasan aig ceann iochdrach, 'sa cheann aig ceann uachdrach an taighe; oir chuir Conall boidean air fein neach sam bith a bheireadh sgeul bais Chuchulain d' a ionnsuidh gu'm marbhadh e an neach sin. 'N uair a chuala Conall an sgeul so, thuirt e gu 'robh a dhalta marbh; ach chuir an teachdaire fhianuis air fein, nach esan a thug sgeul a bhais dha. Tha an duan ri fhaotainn ann an caochladh leabhraichean agus co-chruinneachaidh do sheann sgeulachdan agus bhardachd air atharrachadh ann an cuid do nithean beaga, ach a co-chordadh air fad ann am brigh. Is ann bho Leabhar na h-Uidhre a thug Mr. MacIlleathain an Duan agus tha e'toiseachadh mar so:—

EIMHIR.

"A Chonaill, cha sealbh na Cinn—
Deimhin leam gur dheargas t-airm;—
Na cinn do chitheam air a ghad,
Sloinntear leat na fir fo 'm faoibh."

CONALL.

"A nighean Fhorghaill nan each—
A Eimhir oig nam brigh binn;
'S ann an eirig chon nan cleas,
Thugas leam a nios na cinn.

Tha Conall ag innseadh do Eimhir, banntrach Chuchulain, mar a ghabh e dioghaltas air luchd marbhaidh a ceile agus ag freagairt nan ceistean a tha i ag cur air mu ainmean nan daoine d'am buineadh na cinn a thug e d' a h-ionnsuidh air a ghad. Ceann an deigh ceann dh' ainmich e dhi gus an do sgithich i do'n sgeul agus dh' fhaighnich i :—

" A Chonaill mhoir, mugh an sgeul—
Creud a thuit, le d' laimh, gun lochd,
Do 'n t-sluagh eagnuidhthe a bheil 'n sin,
An dioghaltas cinn a' chon ?"

Fhreagair Conall :—

" Deichnear is seachd fichead ceud—
Deiream pein is aireamh sloigh—
Do thuit leamsa druim air dhruim,
Do nimh mo chuilg cunnla, rag."

Ach cha do leighis an dioghaltas so creuchd-cridhe Eimhir agus dh' iarr i bas 'us adhlac ri taobh a Choin :

" A Chonaill tog mi 's an fheart,"—
Tog mo leachd os leachd a' chon
Os d'a chumhadh rachainn eug,—
Cuir mo bheul ri beul a' chon."

" Is mi Eimhir a' s caoine dealbh—
Ni faighinn searbh dhioltadh dhomh,
Do dheur no chan 'eil mo speis,—
Truagh m' fhuireach air eis a Chon."

Mar so tha an duan ag criochnachadh, a leigeil ris dhuinn nach eil riarachadh ri fhaotainn ann an dioghaltas, air cho coimhlionta 's am faod e a bhith. Bha e na chleachdadh aig na Gaidheil, eadhon ri linn Chuchulain, gu 'm biodh oidean a' togail dhaltan. B' e Conall oide Chuchulain a reir cuid do na duain agus sheas e le fior dhilseachd ri thaobh ann an cunart agus dhiol e a bhas, mar a chunnaic sinn ann an " Duan nan Ceann," ged

a chosd sin dha beatha a bhraithrean ceile fein; agus chi sinn gu'n do sheas Cuchulain ĉuis Chonaill 'n uair a bha esan ann an amhghar, fo gheimhlibh Chonlaoich a mharbh Cuchulain le cleas na Gatha-bhuilg.

### CONLAOCH.

Is ainmic ann am bardachd na h-Eirionn a tha sgeul cho dubhach, goirt, air aithris 's a tha ann an Duan Chonlaoich. Tha na ceud fhacail, leis am bheil an duan ag toiseachadh, ag toirt rabhaidh air nadur an sgeoil. 'S iad so na briathran :—

"Do chuala mi fad o shean,
Sgeul do bhoineas ri cumha
Is trath dh 'a h-aithris gu trom
Ga ta e mar ainnis oirnn."

Tha Cuchulain a' tighinn 'n ar fianuis 's an duan so aon uair eile; agus ann an da rathad nach eil a chum cliu an laoich. A reir saobh-eachdraidh, thogadh Cuchulain ann an Dun Scathaich 's an Eilean Sgiathanach far an robh taigh foghluim airson cleasan arm. B'e ainm na mna-teagaisg Scathach agus bha i iomraideach air feadh Bhreatuinn 'n a linn. A'n so fo theagasg Scathaich tha e coltach gu'n d'ionnsaich Cuchulain an lann a chleachdadh agus an sgiath oibreachadh mus deach e gu Eirinn. Ann an "Suiridh Eimhir" tha e air innseadh gu'n robh Cuchulain agus Aoise ag cluiche air euchdan-gaisge agus ag cur chatha. Bhrist Aoise claidheamh Chuchulain na bhloighdean gus nach robh e ni b'fhaide na dhorn. A chum a h-aire a thoirt uaithe fhein, ghlaodh e gu'n robh fear-carbad Aoise, a da each agus a carbad air tuiteam sios 's a ghleann 's gu'n do chailleadh iad. Sheall Aoise suas, agus ghabh Cuchulain an cothram gus a glacadh. Rug e air a da bhroilleach

agus thilg e thar a ghuallain i, agus ghiulain e i air falbh g' a chuid daoine. An sin leig e air an talamh i agus chuir e a chlaidheamh ruiste thairis oirre. Ghlaodh ise "Beatha airson beatha, a Chuchulain." "Mo thri dhurachdan domh" ars' esan. "Bithidh iad dhuit mar 'thig iad bho t-anail," fhreagair ise. Dh' iarr Cuchulain gu'n d'thugadh i urras do Scathach gu'm biodh sith eatorra; gu'n rachadh i leis an oidhche sin g' a thaigh; agus gu 'm beireadh i mac dha. B' ann mar sin a thachair. An deigh sin dh' innis Aoise gu'n robh i torrach agus gu'm beireadh i mac. "An ceann seachd bliadhna bho 'n la so cuiridh mi gu Eirinn e" ars' ise, "agus fag thusa ainm air a shon." Thug Cuchulain fainne oir di airson an leinibh agus thuirt e rithe an gille a chur d'a ionnsuidh ann an Eirinn 'n uair a fhreagradh an fhainne a mheoir, agus gu'm b'e Conlaoch an t-ainm a bheireadh i air, 's nach innseadh e ainm, no aite-comhnuidh, no ni' sam bith mu thimchioll fein do neach sam bith; nach rachadh e am mach a rathad duine sam bith, 's nach diultadh e comhrag a thoirt do dhuine sam bith. Thill Cuchulainn an sin d' a dhuthaich fein. Ann an co-chruinneachadh Mhic Chaluim, tha e air a radh gu'n robh aig Cuchulain leannan ann an Albainn do 'm b' ainm Aoise agus gu'n robh mac aige rithe. Gheall e gu'm pilleadh e d' a h-ionnsuidh 'n uair a gheibheadh e a bhi 'n a Ard cheannfeadhna air armailte na h-Eirionn, agus an sin gu 'm posadh e i. Chuir i Conlaoch gu Dun-Scathaich, an t-aite a b' ainmeile 's an am sin airson foghlum a thoirt seachad do threun laoich anns gach cluich rioghail a dheanadh feumail iad ann an latha a bhlair." Bha Conlaoch air fhoghlum anns gach lu-chleas a b' fhiosrach d' a mhathair air an robh eolas aig Cuchulain ach aon chleas d 'am b'ainm

an gath-bolg. 'Nuair a thainig Conlaoch gu aois chuir a mhathair e gu Eirinn, 's chuir i fo bhoidean e nach innseadh e co e fein, 's gu'n d'thugadh e athair ceangailte leis d 'a h-ionnsuidh-se. Bha fios aice gu'm biodh coimhstri dheuchainneach ann 's gu marbhadh Cuchulain a mhac leis a ghath-bholg. B'e so a dioghaltas air Cuchulain airson gu'n d'rinn e a mealladh- B'uamhasach an dioghaltas e ; agus thachair mar a dhealbh i.

Chaidh Conlaoch gu Eirinn. Bha laoich Chlanna Rughraidh air urlar Chaigeimh Uladh, fo Chonchobhar agus Chonall Cearnach. 'N uair a bha iad cruinn air an fhaiche thainig Conlaoch orra, "borb 'n a fhraoch" :—

" An curaidh crodha Conlaoch ;
A dh' fhiosnadh m'ar claraibh grinn,
O Dhun-Sgathaich gu h-Eirinn."

No mar a tha leabhar Mhic-Chaluim ag radh :—

" Gu'n d' thainig oirnne borb laoch,
An curaidh calma Conlaoch,
Bearta trenna ghnathaicheadh leis
O Dhun-sgathaich gu h-Eirinn."

Thug e faireachadh do na laoich le 'bhi :—

" Buaileadh beum sgeith air an fhaich,"

agus cha 'n fhaca an righ riamh a leithid ann an coig-coigeamh Eirinn. B'e Conall a thainig am mach a thoirt coinneamh do'n choigreach og. Bha 'n strith cruaidh, ach cha do mhair i fada agus a chum ioghnadh na bha 'g amharc orra, cheangail an t-oganach Conall. Ach cha do stad e aig sin. Aon an deigh aon, mar a thigeadh gaisgich Chlann Rughraidh air an adhairt, bha Conlaoch g'an ceangal gus am robh ceudnar aige fo gheimhlibh. Chuir Conchobhar teachdaire an sin gu Cuchulain ag iarraidh furtachd. Tha am bard ag deanadh iomraidh air mar "Ard-righ eagnaidh Uladh." Aig an am bha

e aig "seann dun ceilidh nan Gaidheal," "Dun-dealgain ghrianach, ghloin." An uair a chual' e mar a bha dh-imich e gu Conchobhar, ach tha e coltach gu'n d'rinn e dail, oir thilg Conchobhar air gu'n robh e mall ann a bhi tighinn,—

"As Conall suireach nan steud meara,
A'n cuibhreach, a's ceuda d'ar sluagh."

Cha robh Cuchulain ro-thogarrach dol a shabaid ris a ghaisgeach a b'urrainn Conall a cheangal. Bha Conall mi-fhaighidinneach 's e 'n sas agus ghuidh e air Cuchulain cabhag a dheanadh. Ars' e fein :—

"Na smaoinich gun dol 'n a aghaidh,
A righ nan gorm-lann graineil !
A lamh chruaidh gun laige ri neach,
Smuainich air t-oide a's e'n cuibhreach."

Ghluais so Cuchulain agus thainig e 'm fagus agus dh' fheoraich e

"Fios t' airm ? Co do dhuthchas ?"

Fhreagair Conlaoch gu'n robh e fo gheasan gun a sgeula innseadh do neach sam bith, ach na'm bitheadh e saor bho bhoidean, nach robh duine ann an Eirinn do'n innseadh e ni bu luaithe na do Chuchulain. B'e 'n cleachdadh "sgeul innseadh mar charaid" no cath a chur, agus o nach b' urrainn do Chonlaoch a bheul fhosgladh a chionn nam boidean a chuir a mhathair air cha robh ann da ach a chomhrag. Chaidh an strith gu cruaidh agus fhuair Cuchulain fa-dheireadh gaisgeach a bha cleasanta, tapaidh ann an innleachd catha. 'N uair a chunnaic e nach rachadh aige air buaidh fhaotainn air a'n doigh sam bith eile chleachd Cuchulain an gath-bholg agus lotadh a mhac gus a bhas, oir bha Cuchulain garg ann an comhrag. Bha cleas a ghath-bhuilg ioma-lubach

**agus duilich a chleachdadh. Aig am Chuchulain bha e air a ghnathachadh le gaisgich 'n uair a bhiodh iad ann an teannteachd a cogadh le saighdean. Bha Cuchulain air a lionadh le mor speis do'n ghiullau a ghiulain e fein cho treun agus air dha a bhi air a lot gu bas dh'fheoraich e dheth a rithist sgeul a dhaimhean 's a dhuthcha.**

"T' arm a's do shloinneadh gu lom :
Na teirig a dh' fholchainn oirnn."

**Fhreagair Conlaoch mar so agus chaidh a h-uile facal do'n sgeul ghoirt gu cridhe Chuchulain ni bu ghuiniche na ged bu ghath-nimhe as a bholg e :**

"Is mi Conlaoch mac a' Choin,
Oighre dligheach Dhun-dealgain :—
Is mi'n run dh'fhagas am broinn,
As tu aig Sgathaich ga t' fhoghlum."

**Dh'innis e mar a chuir a mhathair e gu Dun-Sgathaich 's gu Dun-tairbhe a dh'fhoghlum chleas agus gaisge agus gu'n d'ionnsaich e uile chleasan nan oil-thaighean sin ach an gath-bholg amhain. Chum a mhathair an t-eolas so uaithe air chor 's gu'n tuiteadh e le laimh athar agus is e so guidhe dheireannach Chonlaoich**

"Thoir mo mhallachd gu m' mhathair,
O's i chairich mi fo gheasaibh ;
'Sa chuir an lathair m'thuluing,—
A Chuchulain—b'ann le d'chleasaibh."

**Chunnaic Cuchulain an fhainne a dh' fhag e aig Aoise bliadhnachan roimhe sin agus chreid e an sgeul agus thog e caoidh air son a mhic. "Dh'iath umam ceud cumha" ars esan, 's e caoidh bas aon mhic le a laimh fein. Eadhon aig an am chraidhteach so bha inntinn cholgarra Chuchulain a' dol an deigh strith 's a bhlar. Bha da ni ag cur broin air,—gu'n do mharbh e a mhac fein gun**

fhios dha ; agus nach b'urrainn d'a mhac, air dha 'bhi marbh, cuideachadh leis an aghaidh a naimhdean. Is iad sin an da smaoin leis am bheil an duan ag crioch-nachadh anns na briathran so :

"Na mairinns' a's Conlaoch slan,
Ag iomairt air chleasa an comhlan ;
Chuireamaid cath formadach, treun,
Air fearaibh Alba agus Eireann."

Sin agaibh cunntas goirid air Cuchulain, mar a tha e air a dhioghlum bho leabhar Mhr. Mhic Illeathain, 's bho sheann sgeulachdan nan Gaidheal.

Facal, a nis, mu Churaidhean na Craoibhe Ruaidhe. B' i a' Chraobh Ruadh ainm aon do na taighean a bha fo thearmunn luchairt Eamhuin. Bha na Curaidhean a comhnuidh 's an taigh so mar a bhitheas saighdearan 'n ar la-ne ann an daingneachd. Bha an cliu air a sheinn leis na baird agus air a labhairt ann an oraidean nan seanachaidh. Bha iad air am moladh le ard 'us iosal mar laoich thapaidh, threun, aiscionnach agus chumhachdach ann an cath, chiuin, agus mhallda ann an sith. Bha iad air an ionnsachadh 'n an gairm aig taigh na Craoibhe Ruaidhe agus choisinn iad an cliu le'n treunadas. Tha ainm an taighe air a chuimhneachadh fathast anns an fhacal *Creeveroe*, ainm clachain faisg air Armagh.

## DEIRDRI.

Tha sgeula Dheirdri air a chur ri cheile le Mr. Mac-Illeathain bho sgriobhaidhean Mhic an Leisdeir agus an Ollaimh urramaich, Doctair Irvine a bh'ann an Dun-Challuinn. Bha an sgeula ro-chumanta aon uair 's a Ghaidhealtachd agus bha iomadh samhladh dheth air a' sgriobhadh. A nis, is docha nach 'eil neach beo is urrainn innseadh. Ann an Leabhar na Feinne, tha Iain Og Ile

ag aithris gu'm b'urrainn do chuid do mhuinntir Mhuile an sgeul a ghabhail anns a bhliadhna 1870, agus gu'n do sgriobh an sar-Ghaidheal, Mr. A. Carmicheil e bho aithris seann duine ann am Barradh, d'am b' ainm Mac Neill, 's a bhliadhna 1871. Ach tha na seann daoine aig an robh na h-ursgeulan 's na duain a bhuineas do na linntinn cein, a' falbh, gus nach 'eil moran diubh air am fagail. Tha leabhraichean, a nis, a gabhail aite an t-seanachaidh, agus sgriobhaidhean aite na cuimhne. An aite na teangaidh bheo, na gnuis laiste agus na impidheachd a tha 'n comas a' ghuth a' bhrosnachadh ann an inntinn daoine, feumaidh sinn cur suas leis an duilleig mharbh air am bheil na sgeulachdan clo-bhuailte.

Tha roimh-radh goirid air duan Dheirdri a tha Mr. Mac Illeathain ag tionndadh gu Gaidhlig Albanach an la'n diugh air an doigh so:—Air bhith do righ Eireann, Conchar, a' dol a phosadh ban-righ d' am b' ainm Deirdri, agus ag ullachadh air son na bainnse, mharbh iad laogh og. Bha sneachd air ur-chur 'n a laidhe air a ghrunnd 's an am. Dhoirt iad fuil an laoigh a muigh air an t-sneachda agus laidh fitheach air an fhuil. Bha Deirdri a' sealltuinn a mach air uinneig aig an am. Chunnaic i 'm fitheach ag ol na fola, agus thuirt i ris an righ:—"Nach bu mhaiseach an duine aig am bitheadh a chneas cho geal ris an t-sneachda, a ghruaidh cho dearg ris an fhuil, agus fholt cho dubh ris an fhitheach." Fhreagair an righ, ag radh gu'n robh clann peathar aige-san, agus gu'n robh a h-aon diubh air an robh gach buaidh a dh' ainmich i. Thubhairt Deirdri ris an righ, a rithist, nach cuireadh i cos 'n a leabaidh gus am faiceadh i an duine sin. Air an aobhar sin chuir an righ fios air. Thainig e fein agus a dha

bhrathair. B'e an ainmeanan Naois, Aille and Ardan. Air do Dheirdri Naois fhaicinn lionadh i le gaol dha, ionnas gu'n d'fhalbh i leis, agus dh' fhag i an righ. Dh' fhalbh Naois agus a dha bhrathair air luing, agus sheol iad gus an deachaidh iad air tir aig Beinn Aird. Agus bha giolla beag 'n an cuideachd d' am b' ainm an Gille Dubh, a bha na chomh-dhalta dhaibh, agus a' feitheamh orra:

Bho so tha an duan a' fosgladh.

Dh' fhag na braithrean Deirdri agus an Gille Dubh a'm Beinn Aird (ann an Earra-Ghaidheal, a reir beachd chuid) agus dh' fhalbh iad air turus gu duthaich Mhic Rosnaich, "ceann fear Fail" An sin, thoisich an Gille Dubh air gaol a dheanadh ri Deirdri. Dh' fhiach e ri 'cosnadh le nithean maith airson a buird. Tha e coltach nach robh baird nan amana sud oscionn a bhi buaireadh ghruagaichean le pailteas de storas ni 's mo na tha baird ar latha fein. Tha eadhon an sar bhard Donncha Ban, a' cluiche air teudan a chridhe mar so:—

" 'S e'm fath mu'n biodh tu talach orm,
Gur ro-bheag leat mo storas;

* * * * * *

'S nis nam faighinn mar rium thu,
Cha leanainn air an t-seol sin;
Dheanainn aiteach fearainn,
A's credh-bainne chur mu chro dhuit;
Mharbhainn iasg na mara dhuit,
'S am fiadh 's a bhealach cheothar,
Le gunna caol nach mearachdaich,
'S a mhealladh fear na croice."

Cha robh an Gille Dubh, dh' fhaoidte, cho briathrach, fileanta, ach cha 'n'eil teagamh nach d'rinn maise Dheirdri a dhu-losgadh le gaol, agus rinn e "dur shuiridh" rithe

Thoisich e gu foil. "Bu chuibhte orm a 's ort bhith cuideachd," ach air dha a bhi air a dhiultadh gu grad, dh' fhas e dian 'na thagradh agus gheall e nach biodh uireasbhaidh oirre do reamhrachd na duthcha :—

"Gheibheadh thusa, Dheirdri ghuanach
Bhuamsa air mhaduinn a maireach,—
Gheibheadh tu bainne 'chruidh chraobhaich
Agus maorach a Innis-aonaich.

"Gheibheadh tu muinealan mhuc,
Mar sin agus sruthaga sheann-tuirc ;
Gheibheadh tu braoideach as bo,—
'S a laoigh mhin na fuilinn a'n so."

Ach cha bhiodh Deirdri air a mealladh bho a gradh le geallaidhean no le geur-ghuidhe a Ghille-Dhuibh. B'e 'freagairt :—

"Ged gheibhinn uait caolaich fhiadha,
Agus bradain bhroinne gheala,
B' annsa leam bior-chul-chas
A laimh Naois Mhic Uisneachan."

"B'e Naois a phogadh mo bheul,—
Mo cheud fhear 's mo cheud leannan ;
B'e Aille leigeadh mo dheoch,
'S b' e Ardan a chaireadh m' adhart."

Chaidh Deirdri gu mullach beinne a bha faisg air a taigh-comhnuidh agus sheallji thairis air a chuan airson bata chlann Uisneachan. Chunnaic i iad air an lear. Bha Ard 'us Aille air an stiuir agus Naois 'g an cuideachadh. Dh' earalaich i an Gille Dubh gun smid a' radh ris na braithrean mu dheighinn a ghaoil air an do labhair e rithe-se air eagal gu'm marbhadh iad e gun chionnt, 's nach creideadh iad gu'n robh ise neo-chionntach. Thainig Clann Uisneachan air tir agus dh'fheoraich Deirdri dhiubh ciod a chum cho fada iad air falbh bhuaipe-se. Dh 'innis iad d'i sgeul an turuis. Bha iad

air an glacadh le Mac Rosnaich an righ "ceann fear Fail," agus air an cur fo gheimhlibh. Bha duil aig Deirdri nach robh gaisgich air an t-saoghal cho cumhachdach ri Naois, Ardan 'us Aille, agus cha do thaitinn an naigheachd so rithe. A reir gnaths an linn sud bha armachd air a cumail suas mar aon do na priomh bheusan agus b'e miann gach duine og a bhi ard-aigneach, cruadalach, agus coimhlionta ann an gniomharan-gaisge. Bha na h-amana buaireasach, doirbh, agus bu tric, gun teagamh, a bhiodh neart 'dol thar ceart, ach bha riaghailt a cheartais a reir is mar a bha i air a tuigsinn, air a dion gu dileas agus gu bichionta. Bha lagh onair air aideachadh leis gach duine agus b'fhearr le neach tuiteam 's an strith na gu'm biodh e fo mhi-chliu. Ma bha cogaidhean agus euchdan-fola cumanta, bha mar an ceudna a bharail gu'n robh onair neo-thruaillidh ni bu luachmhoire na beatha. Cha robh beatha duine cho fiachail ann an suilean nan daoine treuna sud, 's a bha an doigh anns an giulaineadh neach e fein 's a mhachair agus anns a bhlar. 'N ar latha-ne tha e furasda 'bhi diteadh nan cleachdaidhean fuilteach a bh' aig ar cein-sinnsearan, agus, da-rireadh, bu choir duinn meas ard a chur air gnathas-siobhalta an linn 's am bheil sinn beo ; ach 'n uair a smuainicheas sinn gu'n robh iadsan a' cleachdadh le dilseachd nam modhana, 's nam beusan a b' aithne dhaibh gun solus an t-soisgeil 's gun eolas air slighe a b' fhearr, ciod am fios nach ann bu choir duinn a bhi toirt fainear an t-sail a tha 'n ar suilean fein mus toisich sinn air a bhi spionadh an smuirnein as an suileansan. Tha freagairt Dheirdri a' toirt soluis duinn air na beachdan a bh' aig na seann laoich air seasmhachd ann an cath :—

"C' aite an robh 'ur n-airm ghaisge,
'S 'ur lamhan tapaidh fuileach;
N' uair a dh 'fhuilling sibh—sibh fein slan—
Do Mhac Rosnaich 'bhi 'g ur diongmhail?"

'N uair bhrist Cuchulain sgiath a Ghairbh 's e thuirt Mac Stairn,—

". . . aon cheum teichidh, 'n oir na 'n iar,
Cha tug mi riamh 's mi 'm bheatha."

Agus tha Ossian MacFhinn, ard-fhilidh nan Gaidheal ag radh:—

"Theich bhur daoine fein gu narach,
Cha bhi 'n ainm am feasd 's na danaibh,
Oigh cha tig le clar na'n comhail;
Na'n teach uaigneach tha iad bronach."

Bha guth Dheirdri air a thogail, mar gu'm b' eadh, ann am feirg riu airson gu'n do leig iad le Mac Rosnaich an glacadh 's iad beo. Labhair i mar a rinn i, ged 'bha teas ghaol oirre airson Naois agus ged 'bha iad air falbh bhuaipe la agus bliadhna. Bu mhor an tamailt gu'n do cheannsaicheadh iad; na'n robh iad air am marbhadh ann an comhraig, rachadh corranach a sheinn os an cionn agus thogadh na baird carraig-chuimhne thairis orra ann an duain a bhiodh iomraideach re nan linntean, ach cha robh ach eas-urram agus tair ann a bhi air an claoidh le namhaid.

Fhreagair na braithrean Deirdri gu ciuin, ag gabhail an leithsgeil:—

"Cadal gu'n d' rinn sinn 'n ar long,—
An triuir bhraithre druim ri druim;
M' am d' fhairich sinn beud na feall,
Dh' iath na se-long-deug umain."

Thugaibh fainear mar a chronaich i iad. Nach d' innis mi dhuibh, ars' ise,—

"Nach bu lamh air bhlonaga ban,
'S nach bu shurd air cogadh cadal."

Cha b'ann air sgath an tlachd a fhuair iad o chadal, 's iad air deorachd, a ghabh iad priobadh, fhreagair iad, agus chaidh iad air an aghairt le sgeul an cruadail. Chuireadh iad ann an uamha shalach fo'n talamh "far an tigeadh fodhainn an saile, tri naoi uairean gach aon la." Ach bha nighean mhaiseach, throcaireach aig an righ agus tha e coltach gu'n d' rinn sgeimh Naois a cridhe a bhuanachadh, oir ghabh i truaghas diu agus thug i dhaibh seicheachan a bh' aig a h-athair, gu 'bhi 'g an dion bho' n uisge. B'e Tiormhail ainm na h-inghein. Chuir a h-athair fios oirre agus dh' innis e dhith gu'n do thairg righ Eirinn lan a luinge "do dh' or s do dh' innsridh, 's do dh' ionmhas" 'n an cuireadh e na coigrich am mach air cuan na h-Eirionn gu 'bhi air an sgrios. Tha e coltach gu'm b' e Conchobhar a thug an tairgse so. Cha robh an righ cinnteach a uaignidheachd Thiormhail agus thug e seamadh cruaidh dhi gun an ni innseadh do neach sam bith. "Cha 'n 'eil ruine nam ban maith" ars' e fein, "Innsidh iad 's a chuil na chluinneas iad." Gheall i, gun mhaille, gu'm biodh an tairgse air a cumail an uaigneas, ag radh gu durachdach :

"Ciod an ruine a bhiodh ann
Nach innseadh tu do t' aon inghean ?
'S an ruine a gheibhinnse uait,
Gu'n gleidhinn bliadhna, gu dil,
Fo bhile mo chiche deise ;
'S an ruine gheibhinn bho chach,
Athair ghraidhe ! gu'n innsinn duitse."

Leis na briathran so air a bilean, dh'fhalbh i do'n uaimh anns an robh mic Uisneachan air an dunadh suas agus dh' innis i dhaibh mu'n cunart agus ghabh i os laimh an cur fa sgaoil. Dh'fhalbh i, agus chaidh i far an robh an ceard Cluanach a' bualadh ord gobha air innein.

Thuirt i gu'n do thuit iuchraichean a h-athar thar bord a luinge. Rinn an ceard tri iuchraichean buadhach di agus leo sin dh'fhuasgail i na glasan leis an robh na braithrean air an ceangal. Dh'iarr iad tri claidhmhean, lon air son choig oidhchean, agus solus ceire a chum 's gu'm bu leir daibh an aghaidhean fhaicinn. Mar an ceudna, dh'innis i dhaibh mar a dh' fhaodadh iad long a h-athar a ghlacadh bho 'n fhear mhor a bha 'cumail faire oirre. Dh'imich iad gus an traigh, fhuair iad buaidh air sgioba na luinge agus nan rachadh Tiormhail maille riu gheall iad:—

> " As aon bhean cha teid os do cheann
> Ach aon bhean s' an tir a'n teid thu."

Fhreagair i :—

> " —Fanaidh mi bliadhna air do ghaol,
> Agus bliadhna eile chion t-iomraidh ;—
> 'N ceann na coigeamh na seathamh bliadhna,
> Thig 'g a m' iarraidh 'n sin air m' athair,
> 'S gleidhidh mise do shith dhuit
> Bho righ an domhain 's bho Chonchobhair."

Las fearg Dheirdri 'n an aghaidh a chionn gu 'n d' fhag iad Tiormhal 'n an deigh. A thaobh mar a rinn i an teasraiginn cha 'n iarradh ise a bhi thairis air Tiormhail gu brath. Dh' eignich i iad gu dol air an ais airson Thiormhail agus ghabh iad an turus a ris agus Deirdri maille riu.

Chunnaic Deirdri ann an aisling gu 'n robh na braithrean air an claoidh 's air am marbhadh le Conchobhar, 's bha a gnuis dubhach oir bha speis aice do shaobhchrabhadh a cinnich. Ach cha do dhruigh am bruadar air inntinn a companaich 'us chaidh iad air an aghairt gu suilbhireach, gun eagal, air an turus. 'N uair a bhrist maduinn a cheud la orra bha tiugh cheo a laidh.

air aghaidh a chuain agus air dha eiridh chunnaic iad gu'n robh iad aig dorus ard-righ Eirinn, eadhon Conchobhar an namhaid. Cha robh dol as dhaibh ach a choinneachadh, ged bha naoi ceud deug sluagh leis. Ach rinn iad geur achmhasan airson sith. Dh' iarr iad air a chuimhneachadh, ged a thug iad uaith a bhean gu'n d'rinn iad iomadh baigh eile dha ; gu'n do chuidich iad e ann an teanntachd mara ; gu'n d'thug iad furtachd dha air faiche Dhun-Dealgain ; gu'n d'thug iad d'a ionnsuidh cinn mhac righ na h-Earra-dheise, 'n uair a chuir Murchadh MacBrian na seachd cathaibh a'm Bienn Eadair. Ach cha 'n fhoghnadh na rinn iad air a shon ; shiab an fhoill ann an cuis Dheirdri air falbh na h-uile comain fo'n robh e dhaibh agus, a nis, cha robh ach dioghaltas 'n a chridhe. Las upraid ann an inntinn Dheirdri mar an ceudna, agus bhrosnaich i Naois gu coimhstri. Ars' i fein :—

"Eirich a Naois 'us glac do chlaidheamh,
A dheagh mhic an righ a 's glan coimhead ;
Creud fa 'm faigheadh a cholann shuairc,
Ach a mhain aon chuairt do'n anam."

Bu leoir so gu duine ni bu laige na Naois a chur thiuge agus chaidh clann Uisneachan air tir gu cath a chur an aghaidh Chonchobhair, ach ged 'bha 'n strith dian, cruaidh agus lan-gaisge, ciod an cothram a b' urrainn a bhi aig triuir dhaoine an aghaidh feachd Chonchobhair? Thuit iad, mar a tha 'n duan ag aithris,—"Ni 'n d'fhag meangan, meur, na geug dhiubh." Bha Conchobhar a nis toileach air Deirdri a ghabhail air a h-ais mar mhnaoi, ach cha chuireadh i a cas air tir gus ann faigheadh i a "rogha athchuinge." Agus b'e a roghainn cead fhaotainn "tri poga meala, a thoir do na tri chorpaibh

caomha, geala." Fhuair i cead; agus chaidh i far an robh na braithrean, marbh. Air an t-slighe fhuair i sgian bho shaor a bha 'g obair air ramh. agus thug i dha "Aon fhaine buadhach, na h-Eireann." Thog i a caoidh airson Chlann Uisneachan agus ghabh i a beatha a tilgeil na sgeinne's an fhairge a chum 's nach biodh coire air a chur air an t-saor. 'N uair a chunnaic Conchobhar mar a thachair thuig e gu'n robh gaol aig Deirdri air Naois agus nach b' ann an aghaidh a deoin a dh' fhalbh i leis air la na bainnse. Rinn e caoidh airson Clan Uisneachan, mic a pheathar agus leis a sin tha an duan ag criochnachadh.

### FRAOCH MAC-FITHICH.

Le facal mu' n duan so bheir inn ar cunntas air leabhar Mhic-Illeathain gu crich. Tha sgeul Fhraoich cosmhail ri sgeul Dhiarmaid. A 'n aite Ghrainne, tha Maobh againn 's an duan so, agus a 'n aite Dhiarmaid tha againn Fraoch. Bha craobh chaorainn air an robh dearcan-druidheach. Co air bith a dh' itheadh iad rachadh la 'us bliadhna a chur ri 'bheatha. Ach bha iad air an dion le beisd nimheach agus b' e 'n dearbhachd ris an do chuireadh Fraoch le Maobh, na dearcan fhaotainn bharr na craoibhe air a son. Rinn e so, ach chosd an gniomh a bheatha dha. 'S e sin cion-fath an duain. Tha 'n sgeula tiamhaidh, mar a tha an roinn mhor do na duain a tha againn mu ghaisge nan Gaidheal.

Ma tharruingeas an cunntas lag-chainnteach so aire Gaidheil Chanada do ghnath-chuimhne ar sinnsearan mar a tha i air a faotainn ann an Duain Ultach Mhic-Illeathain no ann an leabhraichean measail eile, bithidh run fear-sgriobhaidh nam briathran so air a choimhlionadh agus cha bhi an oidheirp bheag so gun bhrigh.

# AM BARD MAG COLLA.

"Mairidh mo chliu anns an dan."

**AM measg nam fineachan Gaidhealach bha na baird ard-inbheach agus ann am mor-mheas. Cha b' e cogadh 'us creach amhain anns an do ghabh na laoich tlachd; bha iad treun ann an cath ach bha iad suairce, caomh ann an sith. Bha mor speis aca do cheol na clairsiche agus gu sonraichte do dhuain fhonnmhor nam bard. Bha am bard na sheanachaidh, b' esan a chum cunntas air gniomharan nan laoch, aig fleagh an fhiona dh' aithris e an cliu, agus an deigh am bas chairich e an carracuimhne 's an dan.**

"An uair bu bheo Treunmhor nan cath,
Is Trathall athair nan treun laoch,
Chuireadh gach cath leo le buaidh
Is bhuannaich iad cliu gach teugbhoil;
Is mairidh an iomradh 's an *dan*,
Air chuimhn' aig na *baird* an deigh so."

**B'e miann gach triath agus treun-fhear a bhi air a mholadh ann am marbh-rann agus bha dreuchd nam bard, air an aobhar sin, cha b' e amhain deacair, ach ro-urramach.**

**Anns an linn so cha 'n 'eil tiodhlac air a bhuileachadh air duine air am bheil barrachd meas na air**

gibht na bardachd. Sios gu laithean ar seanairean, bha coirichean agus sochairean aig na baird nach robh aig muinntir eile. Agus bha cuid do na coirichean sin air an aideachadh gu follaiseach 's na cuirtean lagha. Tha e air aithris gu'n robh duanaire ann an Ceann-Loch-iui ris an abradh iad gu cumanta "Am Bard." Mar bhard bha comas aig' air neach sam bith a mholadh no 'dhi-moladh mar a thoilicheadh e, agus rinn e aoir air duin' uasal a bha 'na choimhearsnachd. Ach dh'aicheidh an duin' uasal gu'm bu bhard an rannadair agus tharruing e am bard gu cuirt airson gu 'n d'rinn e an aoir. 'N uair a thainig e air beulthaobh an t-siorraim aig Inbhir-Feothairean, thuirt am breitheamh sin ris, 's e 'g amharc gu cruaidh air, a chum geilt a chur air,—"An tusa Bard Cheann-Loch-iui?" "Gu'm meal mi m'ainm;" fhreagair am bard gu grad, "ghairmeadh mi air m'ainm, 's dh'aidicheadh mo dhreuchd ann an cuirt lagha do 'n rioghachd, 's a nis, mar bhard cha chionnt dhomh aoir no caineadh a dheanadh." Tha an sgeul ag radh gu'n robh an siorram ro-thoilichte le geur-sheanachas a bhaird agus gu'n d' thug e cead dha imeachd air falbh gun tuilleadh dragh. Co diu tha'n sgeul so fior no nach eil tha e a' nochdadh gu'n robh na baird 'n an daonie sonraichte am measg nan Gaidheal eadhon gu laithean ar n-athraichean. Is tearc an aireamh a tha airidh air an ainm Bard. Ach 'n uair a tha orain duine a' foillseachadh gu bheil spiorad agus buadhan baird aige, tha urram air a chur air agus tha e air ardachadh ann am beachd a mhorshluaigh. Air aon do na daoine sonraichte sin tha sinn a 'n run beagan fhacal a' sgriobhadh a leigeas ris dhuinn

nach do thriall ıinn nam bard, ach gu bheil A Cheolraidh ag ungadh fhilidhean an diugh mar bu nos.

Do na baird ainmeil d'an d'thugadh aite ann an "Sar Obair nam Bard Gaidhealach" tha Eoghan Mac Colla amhain beo. Bha a chliu cheana a'm beul a luchd-duthcha tri-fichead bliadhna roimhe so, deich bliadhna mus deachaidh leabhar Mhic-Choinnich a chur a mach. Cha 'n e amhain gu'n do mhair a chliu mar bhard re an am fhada so, ach dh'fhas e ni bu shoill-eire mar a bha'n uine a' dol seachad. Tha speis mhor aig Gaidheil Chanada do'n fhilidh aosda a tha fathast comasach air A Cheolraidh a thaladh gu "comhradh binn" ann am feasgar a laithean. Is oirdheirc 'tha a ghrian a pilleadh d' a clos le ceumana mairnealach, mall. Gu ma fad' a bhios e mu 'n teid i fodha gu leir eadhon ged a mhaireas na neoil bhuidhe dhealrach fada na deigh! · Ciuin, samhach, mar a bha 's mar a tha a bheatha, gun bheud gun bhuaireas, cha 'n 'eil moran is urrainnear innseadh mu dheighinn, gidheadh tha e ro-iomchuidh gu'n bitheamaid ag deanadh iomraidh air eachdraidh agus air obair duine a tha cho airidh air cliu agus meas a luchd duthcha ri Bard Loch Fine.

Na'n tachradh air neach geur-bheachdach a bhi'n lathair aig aon do choinneamhan Comuinn Gaidhlig Thoronto, bu dualach dha duine fhaicinn a'n sin, 'na shuidhe air taobh deas fear na cathrach, a' thogadh aire car tamuill. Tha e 'g eisdeachd gu furachar ri briathran an fhir-labhairt, theagamh gu bheil a lamh ri chluais, oir tha 'chlaisneachd a' failneachadh. Duine iosal e, mu choig troidhean agus sea oirleach ann an airde, seang ann am pearsa, ach cuimseach, sultmhor 'n a dhreach agus

smiorail, ealamh 'n a ghluasad. A boisgeadh 'n a aghaidh tha a shuilean gorm-ghlas, min, tuigseach ; tha a bhathais ard agus fosgailte agus ann an laithean oige bha fhalt, a tha a nis ciar-ghlas, donn-bhuidhe. Mar eil a "ghruaidh air dhreach an ros," tha ruiteag fathast oirre do'n t-snuadh a tha na chomharradh air surd inntinn agus slainte bodhaig. Tha a bheul laganach a' foill-seachadh mor-sheirc agus cairdeis, s' mar an ceudna gu'm bheil inntinn mhothachail, iriosal aige. Tha a bhilean tana, seasmhach, ach gun chruas no rag-bheart-achd ; a shron a' cromadh aig a gob, agus a smig bunaiteach, diongmhalta. Tha a ghnuis aoidheal, thla, a nochdadh gu soilleir gur duine e a tha suilbheir agus teo-chridheach, geur agus smaointeachail. Seal-laidh tu gun bhuil airson na sula bhreislicheil, throm, bhruadairich a tha air a co-cheangail, gu coitcheann, ann am beachd mhuinntir ris na baird, ach ged nach eil an comharradh so air aogas, 's e fior bhard a th'againn anns an duine so. 'Na cheithir fichead bhliadhna 's a coig e so Eoghan Mac-Colla. Ma tharlas dha labhairt air gnothach sam bith a d' fhaodas a bhi fa chomhair na coinneamh, ach cha tric leis sin a dheanadh, cluinnear briathran tarbhach a theid calg-dhireach gu smior na cuise. Cha chanadh tu gu'n robh e deas-bhriathrach, ach theireadh tu gu 'n robh e da rireadh druidhteach. Tha gach facal air a thaghadh 's air a ro-thaghadh agus tha gach sreath, 's gach earr-ann d' a chainnt, mar a labhras e i, gun mhearachd agus air leth snasail. Tha'n aois a laidhe gu aotrom air. Tha e cho beothail, sunndach, ri duine og agus a reir a choltas cha shaoilteadh gu'n robh e tri fichead bliadhna 's a deich. Tha a cheum gramail, sgiobalta,

agus r' a fhaicinn air an t-sraid bhiodh e duilich a chreidsinn gu'n robh e an aois mhor a tha e.

Sin mar a dh' fhaodadh neach Bard Loch Fine fhaicinn air an la 'n diugh ; ma theid sinn air ar n-ais gu laithean oige, gheibh sinn e ri taobh an loch ann an siorramachd Earra-Gh idheil air am bheil e air a shloinneadh. Bha gabhail aig athair 's aig triuir no ceathrar do theaghlaichean eile do bhail do 'm b' ainm a Cheanna-mhor, a bha aig ceann Loch Fine, mu choig mile bho bhaile Ionar aora, aite-comhnuidh Diuc Earra-Ghaidheil. Ann an so, 'sa bhliadhna 1808 rugadh Eoghan MacColla, an seachdamh leanabh ann an teaghlach 's an robh ochdnar mhac agus nigheanan. Bha athair 'n a dhuine ainmeil airson eolais air orain agus duanagan nan Gaidheal, agus a chomais air an seinn aig na ceilidhean a bha air an cumail gu bichionta 's an am sud airfeadh na Gaidh ealtachd. Thug e foghlum math d' a heaghlach a' dol cho fada 's a cheadaicheadh a chrannchur dha, agus a bharrachd air a sin ghabh e tlachd ann a bhi 'g innseadh dhaibh mu aille 'us mu bhoichead nan gleann 's nan doireachan, 's nam beann a bha mu' n cuairt orra. Tha e coltach gu 'n robh e 'n a dhuine tuigseach, breithneachail, agus gu'n do shealbhaich am bard cuid d'a thalantan uaithe. B'e ainm athar, Dughal Mac-Colla agus b'e ainm a mhathar Mairi Chamaroin,—nighean do Dhomhnull mor a Gharbh-choirre, a mhuinntir Chomhail. Tha e air aithris gu'n robh i caoimhneil thar tomhas, iochdmhor, fialaidh ; min-eolach air a Biobull agus curamach mu a theagasgan. Bha i 'na bana-sgeulaiche dheas. Bha meomhair chuimhneachail aice agus b' urrainn d'i seann sgeulachdan aithris agus seann orain a sheinn ni b' fhearr na neach sam bith eile

a b' aithne do'n bhard. B' urrainn d'i oran a dheanadh cuideachd na'm b' eigin e, agus is iomadh aon a rinn i a'n uaigneas, ged nach leigeadh an saidealt lethe aid-eachadh riu. B'e so an seorsa pharantan bho'n d'thainig e; bha a dhachaidh air ordachadh gu measara, glic. Cha robh seann chleachdaidhean an t-sluaigh air an di-chuimhneachadh, no an gliocas a tha ri fhaotainn ann an sgeulachdan agus ann an sean-fhacail ar n-athraichean: ach bha an t-ait' a b'airde air a thoirt do'n ghliocas sin 'tha feumail airson an t-saoghail so agus a tha math mar an ceudna airson siorruidheachd. 'N uair a rachadh na binn-luinneagan Gaidhlig a sheinn, cha robh dearmad air a dheanadh air sailm Dhaibhidh far an robh air a thasgadh smior a chruithneachd do'n anam. Bha na nithean sin mar reul-iuil do'n bhard 'n uair a bha e mar dhuine og a' cur chatha ri buairidhean an t-saoghail ann am bailtean Shasuinn, 's mar cheann-teaghlaich, a' treorachadh a a chuid cloinne fein 's an t-slighe dhireach, reidh.

'N uair a bha e fathast gle og, bha tart air inntinn an deigh leughadh leabhraichean agus eolas air litreachas agus gnath-chuimhn' a dhuthcha. Bha e fada bho sgoil mhath ach fhuair e foghlum a bha bunachaireach, cho fada 's a chaidh e bho fhear-teagaisg a dh' fhasdaidh athair airson a theaghlaich fein. Sheas so dha gus an d' ionnsuich se e fein mar a dh' fhas e suas. Tha am bard ag innseadh aon ni a bha air a chleachdadh anns na sgoilean 'n a latha-san a bu choir a bhi air aithris 's air a thogail suas a chum a bhi air a dhiteadh leis gach fior-Ghaidheal, 's b' e sin gu'n robh teagasg agus labhairt na Gaidhlig air an cuir sios leis am laimh laidir. Aon fhacal Gaidhlig cha'n fhaodadh a chlann

a labhairt. B' e leabhraichean Beurla a bh' aca an toiseach agus ged nach tuigeadh na paisdean smid do'n leusan, bha e air a thoirmeasg dhaibh a cheil a' chuideachadh le 'bhi mineachadh na facail Bheurla leis a Ghaidhlig. Ann an cuid do dh' aitean bha an cleachdadh mi-chiatach so a' dol ni b' fhaide, ag cur bacaidh air a chlann Gaidhlig a' labhairt air an t-slighe do'n sgoil, no a' tighinn dachaidh. Bha luchd-riaghlaidh nan sgoilean do'n bheachd gu'm biodh e ni b' usa Beurla 'theagasg do'n chloinn le 'bhi 'cur casgadh gu buileach air a Ghaidhlig; 'n ar latha-ne cha 'n 'eil muinntir cionntach do'n mhearachd dheuchainneach so, agus tha 'Ghaidhlig a' faotainn cothram mar nach d' fhuair i ceithear fichead bliadhna roimhe so.

Bha Mac Colla air a thogail am measg dhaoine aig an robh meas air seann chleachdaidhean nan Gaidheal. Ri laithean oige bha an sluagh fathast deigheil air na cleasan foghainteach bho'n do tharruing an sinnsearan neart agus ealantachd. Bha 'n ceilidh air a gnathachadh mar aon do na nithean a bu thaitniche a bha aca. Ri taobh na cagailt bha 'n sgeulachd air a h-aithris, an orain air an seinn, a phiob-mhor air a seideadh agus car dannsa air a chur le nabaidhean a bha baigheal do chach a cheile 'sa fhuair toilinntinn ann an conaltradh 's ann an caidreachd chairdeil. Is tric a chaidh cunntas a thoirt air a cheilidh, 's cha ruig sinne 'leas a dealbh a tharruing a rithist ann an so. Bha camanachd air a cleachdadh le sean 'us og. Bha speis mhor aig na daoine do'n chluiche so. Cha b' ainmic a chitear corr is ceud fear a strith airson an t-sailidh air an fhaiche agus bha an cliu mar luchd iomain am fad 's am fagus air feadh siorramachd Earra-Ghaidheal. Bha

cluich na pioba agus fidhlearachd ro-chumanta mu cheann Loch Fine agus cha bhiodh cuideachd, no ceilidh coimhlionta gun phiobaire no gun fhidhlear. Cha robh eaglais 's an aite ach eaglais steidhte na h-Alba. Cha robh a cuid mhinisteirean ag amharc le gruaim air fearas-chuideachd na ceilidh no air fearachd-ioman nan daoine. Bha so roimh am na' maighstearan-sgoile Gaidhlig a chuir comunn Dhuneideinn a mach gu bhi craobh-sgaoileadh solus a Bhiobuill 's a Ghaidhealtachd agus gu bhi teagasg an t sluaigh. Shuidhich na daoine coire sin an aghaidhean gu cruaidh an aghaidh nan seann chleachdaidhean a dhit iad gu tur 's air an do chuir iad comharradh a pheacaidh. Bha iad 'n an daoine treibhdhireach 'n an caitheamh-beatha, cruaidh, neo-luibte 'n am beachd agus eudmhor a thaobh an creideamh. Leotha so thainig atharrachadh air gnaths-beatha moran do 'n t-sluagh ach bha 'm Bard air fas suas gu bhi 'n a dhuine og mus d' fhuair na beachdan ura greim air an aite. Bha cor an t-sluaigh a'n eatorras, an gabhail thar a cheile. Bha an tuath bheag 'n an deagh oibrichean, dichiollach agus toigheach air an cuid airgid. Bha na maoir fearainn, mar bu tric, 'n an daoine sitheil, onarach agus, aig an am so, cha d' rainig am fuadach no an cruaidh-chrannchur a bha a' sgiursadh nan croiteirean ann an aitean eile bho'n dachaidhean, gu ceann Loch Fine, ach bha na h-iasgairean air da thaobh an locha gu tric ann an staid eigineach. Bha athair Mhic Colla, mar a bha a choimhearsnaich, 'n a thuathanach agus 'n a iasgair, agus mar an ceudna bha e n' a fhear gleidhidh nan rathadan mora air a chuibhrionn sin do dh' oighreachd an Diuc a bha mu'n cuairt air caisteal Ionaraora. Bha tuille 'sa leoir do dh' obair aig gach

neach do'n teaghlach ri dheanadh agus cho luath 'sa bha Eoghan comasach air buailtean a thuirling, no air caibe a chur, no air ramh a tharruing bha a lamhan an sas. B'oibriche inntinneach, dian a bh' ann nach tionndadh bho ghniomh coltach sam bith a thigeadh ri aghaidh. Aig am an iasgaich b' iomadh uair a bha aige ri cruadal a sheasamh le fuachd agus fliuchadh, a chlaoidheadh daoine a bu treise na esan. Tha cuimhne aige air oidhche araidh air a bhi air a dhusgadh roimh bhristeadh na faire le fuaim na gaoithe. Bha 'm bata air moran uisge a ghabhail a staigh agus bha'n leaba fhraoich air an robh e 'na laidhe ag snamh air a h-ais 's air a h-aghairt air uachdar an uisge. Bha e cho fliuch 's a dheanadh uisge e ach cha robh air a shon ach toiseachadh air taomadh comhla ri cach a bha 's an aon staid ris fein. 'N uair a dh' eirich a ghrian laidh a ghaoth agus thiormaich a chuid aodaich air a cholainn mar a thiormaich na siuil air na croinn, ach cha d'thug an droch fhliuchadh uair a thim do thinneas no euslaint air, bha e cho cruadalach, slainteil. Mar so chaidh an uine seachad gus an robh e tri bliadhna thar fhichead 'n uair a dh'fhag an teaghlach taobh Loch Fine airson Chanada. Dh' fhan am bard 'n an deigh, oir bu mhiann leis cuid do na h-orain a rinn e cheana 'chur ri cheile, a chlo-bhualadh 's an cur a mach ann an leabhar. Rinn e so 's a bhliadhna 1836; agus is iomadh leabhar oran a chuir e 'mach bho 'n am sin. Tha e air innseadh gu'n d' rinn e a cheud oran, mar bu dualach do bhard, air cailin og, comh-aois d'a fein, a thalaidh a chridhe maoth as a deigh le a boidhchead. Cha robh misneachd aig an oigear e fein an luinneag a sheinn. Ghabh e comhairle caraid og aig an robh guth math agus dh' aontaich esan an t-oran

a ghabhail aig ceilidh ann an taigh bantraich a bha comhnuidh faisg air laimh, 's bha Eoghan gu bhi air taobh am muigh an taighe aig eisdeachd ris na thachradh. B' ann mar sin a bha, agus 'n uair a chuala an gille na briathran molaidh a chaidh a labhairt mu'n oran a rinn e dh' fhairich e 'n a chridhe gu'm bu bhard e, agus bha e air a lionadh le aoibhneas. Bho sin am mach leig e srian leis a Cheolraidh agus mar a chunnaic sin, threoraich ban-dia na bardachd e gu buadhach 's gu tearuinnte uile laithean a bheatha.

Fhuair a cheud leabhar deagh aoidheachd ; cha b'fhada gus an robh an aireamh a chaidh a chlo-bhualadh air a reic uile, agus bha failte 'us furan air an cu r air Mac Colla mar bhard gealltanach, comasach. Le coron molaidh air a cheann agus ainm a chaidh roimhe mar theachdaire, ghabh e turus do'n Ghaidhealtachd mu thuath 'sa bhliadhna 1838. Dh' fhosgail saoghal nuadh am mach dha. Bha ailleachd naduir, ri faicinn anns na glinn, na h-aimhnichean, na coilltean, na beanntan, mar nach fac e riamh roimh. Cha'n e gu robh siorramachd a bhreith a dh' easbhaidh air boidhchead, ach chuir na chunnaic e as ur ri meudachd 's ri maise na Gaidhealtachd 'na h-iomadh dreach. B' fheudar a chruit a chur air ghleus agus ann an Gaidhlig 's ann am Beurla dhealbh e duanagan agus orain nach teid gu luath air di-chuimhne. Bha daoine ainmeil na Gaidhealtachd ro-dheigheil air a bhard og chliuiteach fhaicinn agus eolas a chur air agus choinnich e ri moran diubh a nochd cairdeas agus fialachd dha, 's a leag bonn-cairdeis air a shon air an do sheas iad ri 'm beo.

B'e aimn aon diubh sin Doctair Carruthers, fear deasachaidh paipeir-naigheachd ann am baile Ionarnais.

Duine ard-aigneach, foghluimte, ughdar leabhraichean a tha inbheach ann an litreachas na duthcha. B'ann a'm paipeir Charruthers a chuir am Bard a mach an toiseach an duanag a rinn e do dh' amhuinn na Manachain, aon do na luinneagan is dealbh-chainntiche 's is firinniche a thug riamh tuairisgeul air maise 'us greadhnachas naduir. Bha coinneachadh taitneach aig a Bhard agus an Doctair aig an Easa Fhaighearach a dh' fhaodar aithris a 'n so. Air a chuairt troimh 'n Ghaidhealtachd thainig MacColla gu Faighear a dh' fhaicinn an Easa air am bu tric a chual e iomradh mar aon do na seallaidhean a b'oirdheirce a'm Breatunn. An deigh dha sealltainn air an easa ghloirmhor bho iomadh aiteseasaidh, shuidh a sios aig bun sgorr craobhach a thilg sgaile urair thairis air. Leag e air smaointeachadh: ghluais a mhac-meamna, agus air clar inntinn bha e 'dealbh na nithean mora a rinneadh 's na seann linntean mu 'n cuairt air an dearbh easa air an robh e a nis ag amharc. Thainig miorbhuillean Chaluim Chille, 's a chomhradh ri Righ nam Piocach air an ais dha, agus na gniomharan iongantach a tha fathast air an tasgadh ann an saobh-chrabhadh an t-sluaigh. Thuit e ann an neul-bhoile, gun fhaireachdain no cuimhne aige cia an t-aite 's an robh e. Bha e air a dhusgadh as a shuain aonaranach le fuaim cas-cheumana cabhagach a' tighinn 'na choir, agus mus d' fhuair e cothram eiridh suas, ghlaoidh guth a mach os a chionn,—"Holo! an ann a'n so a gheibhear leam an t-og-bhard Gaidhealach, air bruaich chunnartaich an easa, agus e 'n a chadal! Mo naire Mhic-Cholla, cia mar a b' urrainn duit a bhi cho neo-fhaicilleach?" Bha am Bard air a chur gu h-amhluadh car mionaid, ach ghrad chairich se e fein

agus dhearbh e do' n Doctair choir (oir b'e a bh'ann) nach b' ann 'n a chadal a bha e agus nach robh an cunnart cho mor 's a shaoileadh leis. Cha b' i so a cheud uair a choinnich iad ri cheile 's cha b' i an uair mu dheireadh. B' iomadh comhail agus caoimhneas a thachair eatorra an deigh an am so agus cha robh moran do luchd-speis a bhaird aig an robh barail a b' airde dheth na 'bha aig Doctair Carruthers.

Aig an am so chaidh am Bard gus an Ruidhlig a choimhead air Sine Chaimbeul ris an robh cordadh posaidh aige agus do 'n d' rinn e iomadh aon d'a chuid oran gaoil. Bhuineadh i do Shiorramachd Earra Ghaidheil agus bha i air turus-taghail goirid d'a piuthar a bha posda air duine do Chlann Mhic Caluim a bha 'n a gharadair do Fhrisealach na Ruidhlig, am fear-sgriobhaidh ainmeil. Chaidh am Bard agus Sine gu coinneamh Ghaidhealach an Airde Tuath aig Ionarnais, agus ann am beachd dhaoine a chunnaic iad le cheile, bu choltach a charaid iad, 's cha robh air an larach chruinneachaidh maighdean, co dhiu a b' ard no a b' iosal a h-inbhe, cho maiseach, no cho dreachail ri Sine Chaimbeul. "B' airidh i" ars' am Bard e fein, "air na h-uile facal molaidh a sgriobh mi riamh mu timchioll." Ach cha do phos am Bard agus an ailleag bhoidheach so. Cha b' ann gu 'n d' thainig eatorra ann an gradh, ach dh' eisd iad le cheile ri guth a ghliocais a bha labhairt riu, mar a chi sinn a dh' aithghearr. Bho so a mach cha robh dith air cairdean aig an robh ughdarras 's an rioghachd airson cuisean a Bhaird a chur air an aghairt. Air teisteas Mhr. Chaimbeul, Ile, a bha 'n a bhall parlamaid airson Siorramachd Earra-Ghaidheil fhuair Mac-Colla aite fear-sgriobhaidh ann an Taigh Cise Liverpool 's a bhliana

1839. Ghabh e cead 's a bhliadhna sin do aite a bhreith agus cha robh a dhachaidh air Taobh Loch Fine riamh tuilleadh. Cha robh e fada ann an Liverpool gus am fac' e nach biodh e 'n a chomas Sine Chaimbeul a thoirt fo bhannaibh posaidh airson iomadh bliadhna a chionn 's gu'n robh an duais a bha e ag cosnadh ro bheag. B' eudar dha inntinn a dheanadh suas, agus b'e deireadh na cuise gu'n do sgriobh e a' toirt a saorsa do Shine. Chosd se mor-chradh dha ach cha robh atharrachadh air agus le comhairle ghlic an cairdean chaidh an cordadh posaidh a bhristeadh leo a dh' aon aonta. Phos Sine duine d'am b'ainm Mac-Fhearchair, 's an Eilean Dhubh, fear-ceairde, agus thog i teaghlach eireachdail dha. Bliadhnachan an deigh so, mus d'fhag am Bard Breatunn air son Chanada choinnich e fein agus Sine ri cheile, agus ged a bha ise 'na mathair cheathrar chloinne agus esan a nis posda dh'fhoillsich a choinneamh gu'n robh smalan beag do'n t-seann ghaol fathast beo, 's mar sin ghabh iad cead an t- saoghail-sa d' a cheile.

Air fad aon bh'iadhna deug dh'oibrich Mac-Colla anns an Taigh chis, a' cosnadh ainm dha fein mar oifigeach curamach, dileas agus treibh-dhireach, 'n uair a bhris a shlainte agus b' eudar dha fois a ghabhail re sea miosan. Ghabh e an cothram so gu dol a dh'fhaicinn a luchd-daimh ann an Canada agus dh' aisigeadh a shlainte air a h- ais dhale deadh bhuaidh an turuis. Ann an Canada choinnich e ri Mr. Calum Camaran aon do ard uachdaranan na tire, a ghabh ris gu h-aoidheal agus a cho-eignich e fantainn 's an duthaich. Thairg e aite dha ann an seirbhis shiobhalta na duthcha mar a bha aige ann an Liverpool. Dhuin MacColla ris an tairgse agus thill e air ais airson a theaghlaich a dh'fhag e ann an Sasunn. Mus do chuir e

a chulthaobh ri Alba gu buileach, ghabh esgriob troimh 'n Ghaidhealtachd, a dol a dh' ionnsuidh an taobh tuath 's ghabh e cead deireannach do na glinn, na beanntan 's na srathan, agus do na daoine teo-chridheach, uasal a bha comhnuidh 'nam measg. Chaidh a shuidheachadh gun dail ann an Taigh Cise Bail'-an-Righ, Ontario, agus dh' fhan e a'n sin gus a bhliadhna 1880 'n uair a thug e thairis obair a dhreuchd 'n a shean aois, lan do laithean agus do dh' urram. Ann am Bail'-an-Righ bha a faisg air teaghlach athar aig an robh fearann ann am baile Seymour air an amhuinn Trent mu choig mile deug thar fhichead gu tuath air Belleville. Ann an so dh' fhas gineal taighe athar air leth lionmhor agus seachd no ochd bliadhna roimh an am so b' urrainn do'n Bhard coig-fichead 's a coig diubh aireamh, a chuid bu mho dhiubh ann an Canada. Re da-fhichead bliadhna a nis tha ainm Mhic Cholla aithnichte agus air a mheas ro-urramach am measg Ghaidheal us Ghall bho chuan gu cuan 's bho dheas gu tuath ann an America. Aig a dhachaidh ann am Bail'-an-Righ bha e 'na cheann-uidhe fialaidh; bha dorus a thaigh fosgailte, agus 'aoidheachd cridheal, d'a luchd eolais 's d'a luchd-duthcha leis am bu mhaith eolas a chur air. Bha gach neach, bho 'n deirceach bhreoite, leis am bu bhuidhe greim-bidh fhaotainn, gus an duine shaoibhir a thigeadh a chum aon do bhaird ain-meil Chanada fhaicinn; bho 'n duine og a'n geall air eolas aig Oil-thaigh Bhail'-an-Righ, a bhiodh gu tric aig taobh a chagailt, gu daoine a bha cheana iomraiteach ann an ealdhain dhiongmhalta nan sgoil, di-beathta aig fardach a Bhaird. Do neach aig an robh speis do bhardachd na Gaidhealtachd, no do litreachas Bheurla bhiodh ceilidh ann an taigh Mhic-Cholla ro-thaitneach.

Bha eolas farsuing aige air leabhraichean agus sgriobh-aìdhean nan ughdar Beurla agus bha deagh bhreith neachadh aige air na beachdan a chuireadh iad an ceill. 'Na chombradh air cuspairean de' n t-seorsa so bhiodh faobhar geur air a chainnt, agus cha bhiodh sgath air dol an caramh diulanach sam bith le claidheamh ruisgte a theangaidh. Ach ma bha e sgaiteach an aghaidh ni nach b' fhiach, bha e sicir, measail, mu obair anns an robh luach. Bha e 'na sheanachaidh barraichte. Bha min-eolas aige air obair nam bard, agus air eachdraidh am beatha. B' urrainn da sreath an deigh sreath 'us rann an deigh rann a radh do sheann orain nach fhaca suil riamh air taobh duileig leabhair, agus bha fiosrachadh iongantach aige air ainmean dhaoine 'us aitean a tha tachairt ruinn ann an orain Ghaidhlig. Air oidhche gheamhraidh, 'n uair a chruinnicheadh a theaghlach 'us dithis no de triuir luchd-taghail mu'n cuairt air a ghealbh an bu dual do'n t-seanachas tionndadh air na fineachan Gaidhealach, air an eachdraidh, an cleachdaidhean, 's am bardachd. Dh' fhosgladh cridhe a Bhaird agus tharruing-geadh e a mach as a storais nithean nuadh agus sean airson toil-inntinn na cuideachd.

B' ann aig am mar so a chitear MacColla aig a neart: ghabhadh tu barail ni b' airde 'a bhuadhan inntinn ri chluinntinn mar so, na 'ghabhadh tu bho a chuid bardachd clo-bhuailte. Bha e 'n a bhall do'n Chomunn Oiseineach, agus rinn e a chuibhrionn fein do'n obair a bha r'a deanadh 's a chomunn. Do'n chomunn so bha 'us tha e 'n a bhard. Tha e an ni ceudna do Chomunn Gaidhlig Thoronto; na bhall urram-ach do Chomunn Ceilteach Mhontreal, 's do Chomunn Albanach Chicago, 's do chomunn Albanach Dhubusque,

Iowa ; agus tha e 'n a bhall do Chomunn Rioghail Chanada, a chaidh a chur air bonn leis a Mharcus Lathurnach 'n uair a bha e 'n a ard uachdaran air Canada. Bha Mac Colla posda da uair; a cheud uair ann an Liverpool, 's a bhliadhna 1845 ri Fransidh Jemima Nic-Iain bho choimhearsnachd Charlisle, air taobh Shasuinn. Rug i triuir chloinne do'n bhard, mac agus dithis nighean. Tha am mac so 'n a mhinisteir ann am mor-roinn Quebec, tha aon do na nigheanan, Fanaidh, marbh agus tha an te eile Mairi posda ann an Newark, N. J., is ise a' bhana-bhard, agus shealbhaich gibht nach beag bho h-athair. 'S e ainm na dara mna, a tha fathast beo, Iseabal Nic-Artuir, a mhuinntir an Ros Mhuileach. Thog i dithis mhac, Aonghas agus Domhnull, agus ceathrar nighean, do'n Bhard. Chaochail dithis do na nigheanan 'n an caileagan beaga; tha a' chuid eile do'n teaghlach uile beo agus air ceann gnothaichean soirbheasach. Mar a dh' fhas an teaghlach suas chaidh iad a mach bho 'n dachaidh bhlath ann an Bail'-an-Righ, cuid diubh gu dachaidhean dhaibh fein 's cuid eile an deigh goireas an t-saoghail ann am bailtean mora nan Staidean. Bha mac agus nighean—Mairi Bhan nan oran--aige ann an New York agus bha iad a sior thagairt air comhnuidh a ghabhail maille riu. Cha bu mhiann leis fearann Breatunnach fhagail, agus gu sonraichte a chairdean 's luchd eolais am measg Ghaidheil Chanada. Ach bha e fas sean ; bha a theaghlach sgapta air feadh na tire, agus gheill e do dh' iarrtus a chuid cloinne a dhol gu New York. Bha an dealachadh bronach agus cha robh duil aig moran d' a luchd eolais gu'm faiceadh iad an seann duine tuille, ach cha b'e sud a bheachd fein mu'n chuis.—" Bheir mi sgriob g' ur faicinn a'n ceann

biadhna no dha," thuirt e, ged a bha e aig an am thairis air ceitheir fichead bliadhna. Agus cha 'n e amhain gu' n robh e cho math ri fhacal, ach thainig e a ghabh-ail comhnuidh 'n ar measg-ne aon uair eile Mus deachaidh e gu New York thug Gaidheil Toronto aoidheachd dha aig cuirm ann an Taigh osda a Chruin. Bha cuideachd eireachdail do mhaithibh a bhaile a lathair agus bha oidhche iomraiteach air a caitheamh a' cur urram air an fhilidh aosda. Aig Bail-an-Righ, aig Ottawa, 's aig aitean eile, bha iomadh dearbhadh air a thoirt dha air deagh-run a luchd-duthcha agus dh'fhalbh e le durachd mhath airson beatha fhada, shona a chaith-eadh ann am priomh-bhaile America. Ach cha do chord gleadhraich nan sraid, an starararaich, 's a chabhag mi-cheillidh ris a Bhard agus thionndaidh e aghaidh ri Canada. Fhuair e furan nach bu bheag air dha tilleadh. Bha na Gaidheil air feadh mor-roinn Ontario ro-thoilichte gu' n robh e am measg eolaich aon uair eile. Bha e mar gu'n robh e air tilleadh dhachaidh. Chuir Comunn Gaidhlig Toronto failte air mar aon diubh fein, agus aig coinneamh do' n chomunn a dh' ionnsuidh a'n robh e air a ghairm chaidh oraid-molaidh a leughadh 'n a chliu, agus a thoirt dha maille ri sporran lan, a chuireadh ri cheile mar chomharradh air deagh-ghean dha fein. Tha e a nis, mar a thuirtear, ri taobh a theal-aich, gu comhfhurtach, toiltichte, ann an Toronto, agus is e guidhe gach aon do'n aithne e gu 'm bi e fada air a chaomhnadh d' chairdean s d'a theaghlach.

A tionndadh bho bheatha gu obair, 's eudar moladh nach gann a thoirt dha mar bhard. Cha do chlo-bhuail e moran oran Gaidhlig; cha'n'eil ach mu cheud gu leth taobh-duileig 'n a leabhar; ach cha 'n'eil aon oran bho

thoiseach gu dheireadh air nach 'eil seula fior bhardachd. Cha 'n 'eil aon diubh a thilgeadh am fear-sgrudaidh a bu gheire a mach as an leabhar. Tha an aireamh beag ach tha an co-chruinneachadh air a thaghadh 's air a ro-thaghadh, gus, ann am beachd chuid, an robh a ghuit-ghlanaidh air a cur buileach is cruaidh. Ach ma chaidh cuid do'n chruithneachd a sguabadh air falbh leis a mholl 's ann is tarbhaiche an siol a dh' fhagadh. Sgriobh agus chlo-bhuail Mac-Colla aireamh mhath do dhain agus orain Bheurla, agus choisinn e moladh ard air an son-san bho leithid do dhaoine ris an Urramach Tormad Mac-Leoid, Huistein Muilleireach bho Chrombaigh, Dr. Mac-Ille Dhuinn, a sgriobh eachdraidh nam Fineachan 's nan Reiseamaidean Gaidhealach, am feallsanach urramach sin Mr. Alasdair Stiubhart, "Bun-Lochabair," agus moran daoine ainmeil eile. Cha 'n ann idir mar bhard Gaidhealach amhain, a rinn e ainm d'a fein, oir ged nach sgriobhadh e sreath ann an cainnt a mhathar riamh rachadh ainm sios am measg bhard na linn-ne so. Ach ged tha so fior 's ann mar bhard Gaidhealach a mhaireas a chliu ann an cridheachan a luchd-duthcha agus 's ann mar bhard Gaidhealach a bu mhath leis fein a bhi air a chuimhneachadh.

Chunnaic sinn mar a chuir Mac Colla a cheud oran a rinn e fa chomhair saoghail bhig Chinn Loch Fine; chi sinn a nis mar a thugadh a bhardachd do'n t-saoghal fharsuing gu leir. Bha e ochd bliadhna thar fhichead a dh' aois 'n uair a chaidh a cheud leabhar a chlo-bhualadh 's a bhliadhna 1836. B'e 'n t-ainm fo'n d'thainig e a mach, "Clarsach nam Beann." Bha orain Bheurla agus Ghaidhlig 's an leabhar, mu'n aon aireamh 's an da chanain. Bha co-chruinneachadh Gaidhlig air a chur a mach ann

an 1839, 's a rithist, ann an 1849. Bho 'n am sin chaidh iomadh ath-chlo-bhualadh a dheanadh mar a bha muinntir a' sireadh nan leabhraichean. Dh 'fhoillsich a cheud leabhar do'n t-saoghal gu 'm bu bhard e. Mheas breitheamhan comasach gu robh fior bhard air eiridh 's a Ghaidhealachd, agus tha lan dhearbhadh againn a nis gu'n robh iad ceart, ma 's fhiach beachd a luchd-duthcha dad sam bith. Ann a bhi sealltainn thairis air sgriobhaidhean mu Mhac-Colla, cha do thachair orm ach aon duine a tha comeasgadh achmhasan le chliu ; ach ged a tha an neach so 'faotainn coire do'n Bhard ann an ni no dha, tha e ag iochdadh molaidh dlighich dha mar bhard finealta, grinn. Is e an neach a tha mi'ciallachadh, an t-ollamh foghluimte ann an Lunnainn, Niall Mac-Neill, a sgriobh paipeir mu bhardachd ar linn-ne, a bha air a chlo-bhualadh, ann an leabhar-miosail Gaidhlig, air a chur a mach 's an Oban 1885-86. Tha an t-ollamh ag gearan nach d'thainig am Bard a mach le dian-theachdaireachd d'a luchd-duthcha, g'am brosnachadh an aghaidh an fhoirneart a bha iad a fulang aig laimh nan uachdaran. Bha comhstri gharg 's an eaglais a bha g'a reubadh na mirean ; bha na Gaidheil air am fogradh bhos 'us thall air feadh an t-saoghail, ach a reir Mhr MacNeill cha robh inntinn a Bhaird air a gluasad leis na trioblaidean sin. Bha e gu goireasach air a shuidheachadh ann an Liverpool air teisteas dithis uachdaran agus cha robh e nadurra dha a bhi 'togail cath-ghairm air teudan na ceolraidh, a dhuisgeadh misneachd nam fineachan mu thuath. Chaill am bard og co-fhaireachdainn ri glaodh geur an t-sluaigh, cha d'thainig e a mach mar fhear-seinn an doilgheasan, mar a bu chubhaidh do bhard 'n a linn-san ; agus air an aobhar so cha 'n 'eil a

bhardachd freagarach airson cridheachan dhaoine a ghluasad. Is e so gearan an ollaimh MhicNeill. Tha mi meas gu'n d' thug Mr. MacNeill an t-srian d'a bheachdan 's gu'n deachaidh iad an iomrall a chion treoireachaidh. Seallamaid car mionaid air a chuis. 'Sa cheud te, cha 'n 'eil aobhar sam bith a bhi creidsinn gu robh MacColla air a dhalladh le beadradh no le fabhar nan uachdaran. Gun teagamh, nochd iomadh aon diubh sin, agus dithis dhiubh gu sonraichte, caoimhneas dha, ach b' ann air sgath a bhardachd—an deigh dha cliu baird a dheagh-chosnadh bho'n t-saoghal ; agus ma dh' fharraideas sinn ciod i gne a chaoimhneis, chi sinn nach robh am bard ni b' fhaide a' n comain an dithis uachdaran a bu mho a rinn air a shon, na dh' fhaodadh iomadh oigear gealltanach eile a bhi. B' iad an da dhuin'-uasal, Caimbeulach Ile, agus Aonghas Mac-an-Leisdeir, tighearna Dhunain, a'n tir Chomhail. Mar a thug sinn fainear, bha 'n Caimbeulach 'n a bhall-parlamaid aig an am air Siorramachd Earra-Ghaidheil agus bhiodh a nadurra gu'n gabhadh e suim do dhuine og sam bith 's an t- Siorramachd sin, aig am biodh tiodhlac na bardachd mar a bha aig MacColla. Thug e teistaes math dha do 'n neach a bha air ceann na cise. Bha 'n teisteas so air a neartachadh le Mr. Mac-an-Leisdear aig an robh min eolas agus meas air muinntreach mathar a Bhaird, a bhuineadh do thir Chomhail. Co am ball-parlamaid no an t-uachdaran, an diugh, nach deanadh na h-uiread do dhuine coltach sam bith a b' fhiach an t-saothair, a bhiodh a comhnuidh air oighreachd an aoin, no am measg luchd-taghaidh an aoin eile? Agus an ann a chionn nach do thionndaidh dithis dhaoine, a bha aithnichte airson an caoimhnealachd,

an culthaobh air fear-duthcha dhaibh fein, do bhriogh gu'm bu bhard Gaidhealach e, a chuirear as a leth nach d'thug e aite 'na bhardachd do chor anniseach an t-sluaigh? Feumar an fhirinn innseadh. 'N uair a bha an t-ollamh a sgriobhadh nam beachdan so, bha e a'n teas na comhstri a thog na croiteirean airson ath-shuidheachaidh an fhearainn 's a Ghaidhealtachd, agus cha robh inntinn fosgailte do chaoin ghuth gaoith an iar a'seideadh troimh dhoireachan nan gleann; cha'n fhoghnadh ach ceol nan stuadh 'n uair a bhiodh an cuan siar a beucaich air corsaibh creagach Ile. A chum a bhi reidh ri beachd MhicNeill, bu choir do'n Bhard cuspairean a thaghadh airson a chuid oran aig am biodh dlu-cheangal ri cuisean an fhearainn, agus air dhaibh a bhi air an taghadh, bu choir dhaibh a bhi air an laimhseachadh le teas-chorruich a chuireadh crioth-nachadh air naimhdean an t-sluaigh. Bhiodh so math 'n a aite fein, 'n an gabhadh e deanadh; ach co am bard o Ossein gu Mac-Dhunleibhe a thug buaidh le oran air droch-bheairt nan triath? Taghadh am bard e fein cuspair airson oran, cuireadh e neart a bhuadhan air, agus a reir mar a shoirbhicheas leis faigheadh e cliu. Anns a chearn 's an do thogadh MacColla, bha an tuath bheag 's na croiteirean gun mor ghearan an aghaidh nan uachdaran agus cha robh min-sgeul aca air an fhoir-neart a bha dol air aghairt ann an aitean eile do 'n duthaich. Ann an Liverpool bha e fada air falbh o chonnspaid na h-Eaglais a bha lionadh inntinn a luchd-duthcha roimh an dealachaidh a' n 1843. Ach, ged is fior so, bha a chridhe air taobh an t-sluaigh, 's chuir e an ceill a smaointean ann an rannan deas-chainnteach, comasach a tha dearbhadh 's a daingneachadh gu 'r

gearan mi-chothramach, gearan Mhic-Neill. Le briathran sgaiteach lean e Sellars bho Chataibh gu Earra-Ghaidheil, a' taomadh sgeige 'us magaidh air a cheann ann an aoir a tha diteadh fasachadh na tire ; anns an oran a rinn e air "Roghadh nan Gaidheal,"--Iain Mac-Mhurachaidh (Murdoch) tha e 'sgiursadh nan uachdaran le scorpionaibh ; anns an oran "Beannachd Dheireannach an Eilthirich Ghaidhealaich," tha e 'cumha suidheachaidh na tire mar so :—

"Tha Gaidheil 'g am fogradh mar cheo bharr do shleibhtean
'S ma lean riut Cinn-fheadhn' 's ann air caoraich a's feidh !

"A Bhreatuinn, 'n am dusgaidh thoirt sgiursadh do d' naimhdibh,
Co b' uire na 'n Gaidheal gu eiridh leat suas ?
An cuimhn' leat na dhoirt iad de'n dearg-fhuil 'n ad bhlaraibh,
'S 'n e nis bhi 'gam fogradh gu brath uait an duais ?
'G am fogradh air sgath, barrachd mail ann am poca
Nan triath air bheag nair 'dh' fhag 'na fasaich tir m' oige !
B'e 'cur eadar mathair 'sa ceud leanabh boidheach,
B'e 'n rusg thoirt bho'n chraoibh, bhi an eiginn dol uait.

Cha 'n e amhain gu bheil cridhe a Bhaird 's an aite cheart 's a chuis so ; tha e mar an ceudna a' bualadh le comh-fhulangas do mhuinntir sharaichte gach cinneach fo'n ghrein, agus dh' fhuiling e airson nam beachdan saorsail a shearmonaich e 'na bhardachd, an aghaidh ainneart agus, mar a bha esan a creidsinn, droch riaghladh na duthcha.

Air clar-innsidh leabhair Mhic-Cholla, tha am Baird a roinn obair 'na da earrann. Anns a cheud earrann tha dain do chaochladh seorsa, 's air iomadh cuspair againn ; anns an dara earrann tha e 'toirt dhuinn aireamh thaghta do dh' orain ghaoil. Faodar cumail ris an t-seoldhealachaidh so anns na briathran a leanas. 'Se a cheud oran a tha 's an leabhar, oran-molaidh do Loch Duich,

meur do'n mhuir, a tha laidhe gu samhach aig bun Chro-Chinntaile. Tha an t-oran so, agus, mar an ceudna, oran a rinn e air Loch Aic a'n Comhal, cho math ri orain eile a rinn e do'n t-seorsa so, a nochdadh comas agus gibhtean a Bhaird mar dheal-bhaiche naduir. Tha e air leth ciatach 's na samhlaidh-ean leis am bheil e a' soillearachadh gach rann. Tha, cuideachd, smaointean fallain a' bristeadh troimh nan oran mar bhoisgeadh greine troimh 'n cheo a bhios a' comhdach mullach ard nam beann. Chi sinn air ar son fein, bho na rannan so, an doigh air am bheil e 'g aithris cliu Loch-Duich.

* * * *

Mar naoidhean gu ciuineal 'n a chadal
An taice uchd dubhach a mhathar,
'S tric aghaidh na mara 'mach gruamach
A's tusa 'n ad shuain chadail samhach.

A bhirlinn a' teicheadh bho 'n doireann
Cha n-ainmic 'n ad rathad-sa 'stiuireadh
'S tu tabhairt dhi beatha gle chairdeil
Gu fasgadh do bhaghana ciuine.

'S beag ioghna gach beinn tha mu 'n cuairt dhiot
Bhi sealltainn a nuas ort gle sporsail;
Cha mhinic 'chi stuadhan co aluinn
Iad fein ann an sgathan co oirdheare.

O ! gu bhi trath oidhche 'g an coimhead
'N an seasamh a 'n rathad nan reula,
No le uaill 'togail suas an cinn or-bhuidh',
'N uair tha 'ghrian 's an ear rosach ag eiridh.

* * * *

Tha a cheud rann a'n so gu sonraichte briagh. Tha 'n loch a laidhe gu ciuin mar naoidhean a' cadal aig uchd a mhathar. Tha an cuan, a mach thar beul an loch, buaireasach mar is tric a tha

mathair a leinibh, 'n uair a tha trioblaidean agus deuchainnean a crannchuir ag cur dragh air a h-inntinn. Mar thuirt am Bard e fein,—"Cha bhiodh e furasda tachairt air loch air bith eile d'a mheudachd fein a's boidhche na Loch-aice,—an t-aon loch uisge tha ri fhaotainn ann am fearann Chomhail." Bu duilich duan ni bu mhilse fhaotainn, na duan Mhic-Cholla air an loch iomraideach so:—

Loch mo ghaoil sa thar gach loch
'Se Loch-aic a' bhroilleach chiuin
Air an tric an luidh n' gath-grein
Soillseach mar uchd seimh mo ruin!

Loch nam bruach a's uaine neul—
Loch nam bradan tarr-gheal, trom,—
Ged nach faicear long nan crann
Null no nall ort 'gearradh thonn,

S' leat an eala 's aille com,
'S i neo-throm air d' uchd a snamh,—
Eun a's gile cneas na 'ghrian,
Sneachd nan sliabh, no leannan baird!

* * * *

Loch mo chridhe! thoir dhomh fein
Oidhche Ceitein ann ad chuairt
A measg faile roid a's fraoich,
'S toirm nan leum-uisge 'n am chluais,—
Boillsge gealaich air an raon,
Dealt na h-oidhche air gach guc,
'S rionnagan, 'n an siubhal siar,
Le 'n gloir fein 'cur sgiamh air d'uchd,—

* * * *

Ged a dh' fhoghnadh so, a dh' fheuchainn buaidh a Bhaird air a bhi luadh maise naduir, cha 'n urrainnear dol seachad air an dan shnasail do Abhainn Ruaile:—

A Ruaile an aigh !
A Ruaile mo ghraidh,
Cha 'n ioghna na baird bhi 'g aithris ort;
Bho d' bhun gu do cheann
'S leat maise neo-ghann
Nach teid re mo linn as m' aithre-s e;
'S tu fein an sruth tla
O mhoch-thrath gu trath nan rionnagan,
Le slat no le mor' ath
'Toirt cuimhneachan searbh
Do chuairteir nam meanbh-bhall lannaireach.

O, abhainn gun steidh !
'G ad choimhead an de
Gu'n d'chuir thu gun bhreig, plath-fathar orm,—
An sud thu a nuas,
An so thu a suas
'N ad mhuilleine cuairteag aighearach ;
An so thu a falbh
Gu h-athaiseach, balbh ;
An sud thu, le toirm na gaillinne,
A' cur na reis chruaidh
A bheir thu le buaidh,
Gu fochair nan cuan-shruth salainneach.

* * * *

Sruth-tathaich nan corr—
'S tric dh' eisd mi 'n ad choir
Fead sealgair nan eun-chu cuinneineach,
Maoth-mheilich nan uan,
Ceol uiseag a's chuach,
'S guth mhaighdean mu'n bhuaille chumanach
Ceol eile, 'n ad sgath,
Cha tearc, ma's fior dha,
'N cluais buachaille ban nam mullaichean,—
Ceol theud bho thorr-sith,
'S na "daoine" gun dith
Cruaidh-dhannsa air druim an tullachain !

Ged 's fhada bho 'n re
Chaidh dith air na feidh,

'Am monadh do mha'ir-uisg' bhiolaireach
Ri d' thaobh air a sgiath
'S tric leonar cearc-liath,
'S theid peileir a'n cliabh na h-iolaire,
Cha 'n ainneamh 'n ad bhurn
Thig deireadh air muirn
Dubh-dhoran a chuirn le 'mhuirichinn,
'S an ruadh-bhoc, gun taing
D' a easgaidean seang,
Thig tric ann ad Ghleann gu duillichinn.

O ! Gleann nan gorm raon,
O, Gleann nam ban caoin
Dh' fhas or-fhaltach, beul-bhinn, ceanalta—
Mnaidh og nan gruaidh dearg,
'S nam pearsa gun chearb
Fhuair urram na h-Alb' gun cheannachadh,—
Mo bheannachd 'n an deigh !
B' e 'm bard os cionn ceud
A mholadh mar 's coir am bannal ud :
Ged 'chaitheadh e bliadhn'
A' leantuinn a mhiann
An deicheamh de'n sgiamh cha chanadh leis.

Chunnaic sinn gu robh am Bard gu tric, ann an laithean oige ag iasgach an sgadain. B' e ainm a bhata 's am biodh e ri sin "Mairi Chreag-a'-Gharaidh" agus do n iurach so rinn e duanag ghrinn de'm bheil na rannan so 'n an eisimpleir math :—

* * * *

Ri am ruith nan reisean,
Mach 's a chomh-stri gheur thu
Mar gu'm faicte faoileann,
'Snamhadh caoil 'measg thunnag.

Coma co'm fear uaibhreach
Bheireadh dhiot am fuaradh,
Bu leat falach-cuain air
Aig ceann shuas do thuruis.

'Nuair thig am an iasgaich,
Co ach thusa 'chiad aon
Do roinn fein ag iarraidh
Ceart cho dian ri sulair.

Cha bu tusa mhaldag
Thilleadh mar a dh' fhag thu ;
S' ann a chleachd mo Mhairi,
Liontan lan o'n bhuinne.

Tha measgadh do mhire 's do mhagadh anns an duan air "Coilich-Dhunain Loch-Ruaile," far bheil am Bard ag aithris mar a chaidh Tailleir agus Greusaiche a dh' iasgach sgadan, gun eolas aca air bata no lion a laimhseachadh :—

Ciod an stath dhomh bhi 'g innseadh
Mar a theab iad a lionadh,
Mar a ghreas iad gu tir leath'
'S mar a thill iad ri 'm fuaigheal ?
Ho ! na maraichean cuiseal, etc.

'S a bhliadhna 1832, 'n uair a bha 'n Fhraing a' bagradh dol a chogadh ri Breatunn, chaidh Feachd-duthcha a thogail anns am b' fheudar do aireamh shonraichte do dhaoine oga na duthcha gabhail. Ach bha cuid do ghillean cho gealtach 's gu'n d' fhuair iad teisteanais o na doctairean nach robh iad 'n an slainte 's nach b urrainn daibh gabhail 's an arm. Bhrosnaich so fearg a Bhaird agus sgiurs e iad anns an oran "Laoich-Taobh-na Griosaich" :—

'Si so bliadhna nam bachdach 's fearr astar na cach
'S i so bliadhna nan stacach bheir feairt air na 's aill,
Bliadhna laoch nan euchd tapaidh 'n am itheadh a chail,
Ach tairg dhoibh an gunna, 's theid guileag an aird !

Bliadhna laoch na meis bhrochain,—fir sgairteil gu leoir
'N am rusgadh nan cnap no 'cur corc ann am feoil—
Na 'm b' fhirinn an deicheamh de'n leth-sgeulan broin,
B' fhaoin eucailean Lasarus lamh ri'n cuid leon.

A' leantuinn so tha oran do na laoich a dh' eirich aig gairm an duthcha :

'N uair tha'n Fhraing a' bagradh bhuillean,
'S mithich bhi cur suas na culaidh
'S tric chuir sgath air al nam muilleag,
'S a dh' fhag Breatunn ceannsail,
Buaidh leis an fheile phreasach, etc.

Mar dhearbhadh gu robh cridhe maoth, cho math ri suil gheur aige, tha againn duanagan do'n "Uiseig" agus do'n "Lon Dubh":

* * *

Till, m' eun ceutach,
Till, mu'n d' theid thu
Far nach faod mi
Tuille d' eisdeachd,
'S mu 'm fag treubhan
Binn nan speura
Air bheag gleusaidh
'N cruitein fein a dh' fhoghlum bh' uait !

Feuch nis, gu d' chuach
'S an lag ud shuas
Thu tigh'n le luath's
Na dreige, nuas !
'S math thoill do dhuan
Bho d' leannan suairc'
Blath-fhailte 's cluaineas sholasach.

Agus do'n "Lon Dubh" :—

A loin-duibh, a loin duibh, is gle bheag tha thu'm feum
Air bhi teicheadh uam fein le do cheol :—
B'e 'n sealgair gun umhail a chuireadh 'n ad dheigh
An luaidh leis am faodadh do leon.

A loin-duibh, a loin-duibh, 's leat-sa 'n diugh thar gach eun
An ribheid a 's fearr thig ri m' fhonn ;
S dearbh leam nach e idir an uireasbhuidh fhaoin
Dh' fhag d' oran cho dolasach, trom.

* * * *

A loin-duibh, 'n e gu'n d' fhuair an druid buaidh ort ri ceol
  Aobhar uaigneach a' bhroin tha 'n ad chrios ?
No 'n d' fhuair thu an nead 's an robh d' iseinean og
  Air a chreachadh le garlach gun iochd ?

A loin-duibh, a loin-duibh, an d'thug clamhan an t-sleibh,
  No 'n speireag bhuait d' aon-leannan graidh,
'G ad fhagail an diugh air an doigh so a' caoidh,
  Gle dhiamhain, a caomh-chomunn blath ?

A loin-duibh, ma 's fior sud, tha mi duilich do d' thaobh,
  Le co-fhaireachdainn chaomh, mar is dual
Do neach tha, 'n ad chor, 'faicinn ceart a chor fein :—
  Eisd, 'us innsidh mi aobhar mo ghruaim.

A loin-duibh, 's dearbh gu'r cuimhne leat ribhinn mo ghaoil,
  An cailin a b' aobhaiche snuadh.
'S is tric a dh' eisd comhla rium oran bho d' bheul,
  Ann an coill' Bhaile-'n-t-saoir a' n sud shuas.

A loin-duibh, mar dhrinchd Maighe fo bhlath-shuil na grein'
  Bho'n talamh rinn m' eudail grad-thriall ;
Bha h-iomhaigh cho neamhaidh 's nach ioghnadh leam fein
  Na h-ainglibh bhi 'n deigh air mo chiall.

A loin-duibh, a loin-duibh nis a'n coille nam blath—
  Leig leam a bhi lamh riut a' caoidh :
Cha n- ann do na h- uile eun dh' innsinn-se fath
  Trom osnaidhean craiteach mo chridh !

Ach stadam mo bhron : 's olc mo choir air bhi 'caoidh,
  'Cur milleadh air aoibhneas mo ghraidh ;
B' fhearr sealltainn gu foil air an doigh anns am faod
  Mi bhi fathasd 'n a caoin-chaidreamh blath.

Tha gradh a Bhaird air Tir nam Beann air fhoillseachadh 's an oran a chuir e a'm beul an Eilthirich Sgiathanaich a'n Tir Chein :—

O, air son seachdainn de fheachd na Feinne
Gu crathadh cruaidh thoirt do'n chuanal bhreunail,
Tha, air sgath siol circ'-liath 's na h-eilde,
A' creach 's a' cradh sliochd nan sar-laoch treun ud !

Na 'm biodh tu tighinn uair eile 'Thearlaich,
Feadh ioma gleann san robh suinn gun aireamh
A rachadh uallach gu buaidh no bas leat
'S e 'm fiadh 's a chaor' bhiodh amhain 'cur failt' ort.

O, gu ma luath thig an uair a chiotar
Do thriathan sanntach a'n cuing nach caomh leo,
Sliochd dhaoine coir air gach laimh 'g ad lionadh,
A's tim nam bairlinn gu brach air di-chuimhn' !

A' tighinn gus na h-Orain Ghaoil, tha saoibhreas de bhardachd againn air leannanachd, agus air ciuin-smaointean a chridhe. Cha cheadaich uine no aite dhuinn eisimpleirean a thoirt a'n so, ach tha iomadh oran 'n am measg is airidh air cliu, agus tha cuid diubh a tha ann am beul an t-sluaigh anns gach cearn do'n t-saoghal far am bheil Gaidheil ra'm faotainn. Mar sgriobhadair oran ghaoil tha Mac-Colla a foillseachadh breithneachaidh agus buadhan an fhior-bhaird. Tha a chuid oran stuama, beusach, gun aon fhacal a bheir rughadh gu gruaidh an aon a's modhaile beachd, ach cha 'n 'eil cion neart no doimhneachd faireachdainn orra. Tha spionnadh agus grinneas cainntannta nach eil tric ri'm faotainn ann an orain ghaoil an la an diugh.

A ghabhail air a cheile, tha obair Mhic Cholla airidh air na chaidh a radh a'n so agus le daoine eile as a leth. Ma's e crioch araidh na bardachd taitneas agus toil-inntinn a chomh-phairteachadh do 'n duine, tha an comharradh sin gu follaiseach air obair Mhic-Cholla. Tha am Bard a' sealtainn air obair a Chruithfhir le ard-urram agus tha e tarruing deablh a chuspair le dilseachd do'n fhirinn, a's ann an doigh a tha ro-thaitneach do'n chluais. Tha min-eolas aige air teudan a chridhe agus tha e gleusadh a ghuth a reir nan smaointean a tha gluasad a cho-chreutairean ; tha e a' deanadh gair-

deachais leo-san a tha aoibhneach agus broin leo-san a ta ri bron. Mar so tha facal freagarrach aige air gach steigh, agus tha e labhairt ann an seanachas, eagnaidh, ceart. Thug sinn fainear cheana, gu bheil na h-orain Bheurla a rinn e ion-mholta,'s gu 'n do choisinn iad dha aite am measg bhard ainmeil ar linn. Tha aige, a thuilleadh air so, aireamh ghasda do dh'orain air riaghladh agus uachdaranachd dhuthchana, nach deachaidh riamh a' n clo. Tha cuid diubh cumhachdach ann an seanachas agus geur ann an beachd, agus ma chi iad solus la,cha toir iad dad bho 'n chliu sin a tha MacColla a nis a moaltainn ann an lan tomhas.



# AN SIORRAM MAG-EALAIR.

B'ann air la grianach, samhraidh a chuir mi eolas an toiseach air an t-Siorram Mac-Ealair. Thachair dhomh bhi air mullach an t-sleibhe a tha'g eiridh air taobh cul baile Hamilton, Ontario, ag amharc air an t-sealladh oirdheirc a tha ri fhaotainn do 'n duthaich mu 'n cuairt. 'N a sheasamh dluth orm bha duine sultmhor, coltach, a bha, a reir coslais, a geur bheachdachadh air soithichibh seolaidh a bha dol 's a tighinn air a bhagh f' ar comhair. Bha cruth 'us coslas a Ghaidheil air o bhonn a choise gu mullach a chinn. Bha e slinneanach, ard, 'n a phearsa, cuimte 'n a dhreach; duine gramal, laidir, aig an robh spionnadh mor ann an laithean oige: agus bha a ghnuis chaoimhneal, dhuthchasach ro thaitneach ri faicinn. Bha, mar gu 'm biodh, co-chordadh eadar inntinn an t-Siorraim agus an t-seimheachd a bha 'n a laidhe air aghaidh bhoidheach naduir. Bhiodh e dualach do neach a bhi air a thaladh a dh' ionnsuidh duine cho suilbhir, agus gun mor mhaille, bha sinn a' conaltradh ri cheile. Bha e follaiseach gu 'm b' e duine e aig an robh gradh mor do Chanada. "Bhiodh e duilich dhuit," thuirt e, "sealladh cho briagh ri so fhaicinn ann an aite sam bith eile fo 'n ghrein: cha 'n 'eil mi 'n duil gu'm faiceadh tu a lethid air feadh na Gaidhealtachd fein. Is e so gu



AN SIORRAM MACEALAIR.

cinnteach lios Ontario. Tha am baile soirbheachail ; na marsantan ag deanadh storais, 'n an doigh fhoighidinneach fein ; agus cha 'n 'eil raon uaine cho fad 's a chi an t-suil, nach eil torach le teachd-an-tir ; tha an sluagh sona, sealbhach, agus gu fortanach, tha moran diubh bho thir an fhraoich 's a mhurain, ar luchd-duthcha fein." Agus b'ann mar sin a bha. B' iomadh marsanta 'us tuathanach Gaidhealach a sholair dachaidh chomhfhurtail ann am baile Hamilton agus 'na choimhearsnachd. Aig an ceann tha an Siorram e fein. Tha a cheann 's a chridhe aig seirbhis a luchd-duthcha "na h-uile la a chi 's nach fhaic," 's cha bhiodh coinneamh Ghaidhealach faisg no'mfagus coimhlionta as aonais. Re a bheatha fhada nochd e ann an iomadh doigh, a reir na cothraman sonraichte a bh'aige, gu'm bu charaid daingean e do na Gaidheil, agus tha e an diugh a' mealtainn earbsa agus meas a luchd-duthcha.

Ged a tha Siorram Mac-Ealair 'na Ghaidheal do na Gaidheil, a' labhairt Gaidhlig ghlan, phuncail, 's a faotainn tlachd a chridhe ann an cleachdaidhean 's ann an cliu a shinnsre, gidheadh cha b' ann a'n Tir nam Beann" a fhuair e eolas air seanachas agus gnaths nan Gaidheal. Rugadh e, ann an siorramachd Earra-Ghaidheil, ach cha robh e ach fichead mios a dh'aois 'n uair a chaidh a mhuinntir air imrich gu Canada. B'e ainm athar, Padruig Mac-Ealair. Rugadh e 's a bhliadhna 1784, ann an Ionaraora. 'N uair bha e 'n a ghille og, bha e ri ciobaireachd air na bailtean caorach fagus do aite 'breith. B' e an deis a chleachd e, am feileadh beag 's am breacan, le curachd Ghlinne Garaidh. Le bhata 's le chu bha e 'n a dhiulanach coltach, agus cha b'fhada gus an do leon e cridhe maoth

Fhionaghala Nic-an-Aba, cailin sheimh, shuairce a bhuineadh do'n Eilean Ileach. Air dhoibh posadh ghabh Padruig Mac-Ealair, mar ghille fearainn, aig Col. Iain Mac-an-Tuarnair, air baile "Mam" ann an Gleannsiora, mu thri mile o chaisteal Ionaraoraidh. B' ann a'n so, air an trieamh la do'n dara mios (An Gearran,) 'sa bhliadhna 1816, a rugadh an Siorram. Thugadh Gilleasbuig, mar ainm air. Tha e coltach gu robh bean a Choirnileir 'n a bana-mhaighstir smachdail, spreigeach. Cha b' ainmic idir do'n luchd-obair a bhi air an cronachadh 's air an caineadh le a teangaidh gheur, fhrionasach, agus cha robh an crannchur air a bhaile an comhnuidh ro-shocaireach. Bha Mac-Ealair a treabhadh, air latha Earraich 's a bhliadhna 1817, agus thainig caraid far an robh e le gnothach araid a chum e beagan mhineidean a bruidhinn ris. Chunnaic a bhana-mhaigstir e'na sheasamh air an raon agus fhuair i coire mhor dha airson a bhi diomhain, ged nach robh an uine ach goirid. Ghluais so inntinn Phadruig, agus an aite dol air aghairt leis an treabhadh, leig e as na h-eich agus chuir e 'san stabull iad. Chaidh e dhachaidh agus thuirt e ri bhean "Ma tha aite fo'n ghrein anns an urrainn domh a bhi saor o chuing thaireil an dubh-sheirbhis, theid mi 'n sin." "Theid sinn comhladh," fhreagair a bhean: agus ann am beagan uine bha tri teaghlaichean, anns an robh naoinear pearsa, air an turus gu Canada. Ghabh iad comhnuidh ann an Aldborough aig ceann an iar Ontario far an do shoirbhich iad gu ro mhaith, 's far a bheil aireamh mhath de'n gineal gus an la'n diugh.

Bhuineadh am fearann air an do shuidhich iad, do Choirnilear Talbot a fhuair coirichean air slios farsuing dheth o'n chrun. Bha gach tuathanas air a chomharr-

achadh am mach le luchd-tomhais agus bha da cheud acair 's gach aon diubh. Ach cha d' fhuair an luchd-aitich, ach leth-cheud acair gach neach ; chumadh ceud-gu-leth le Col. Talbot mar dhuais airson a bhi suidheachadh an fhearainn! Bha aireamh bheag do Ghaidheil, 'us Gall no dha, ann an Aldborough 'n uair a rainig cuideachd Mhic Ealair. Thug iad aoidheachd bhlath do'n luchd-turuis agus gach cuideachadh a bha 'n an comas airson dachaidhean a thogail 's an fhasach. Is tric tha cuimhne an t-Siorraim dol air a h-ais a dh' ionnsuidh nan laithean sud, 'n uair a bha athair 's a choimhearsnaich a gearradh sios na coille dhomhail, 's a ruamhradh, 's a glanadh an fhearainn fhiadhaich a chum gu a bhi g'a thoirt fo chuing do'n duine. Bha iad 'nan daoine treun sgairteil, a chuireadh an aghaidh ri cruadal, 's nach tugadh geill fhad 's bu bheo iad. Agus bha na mnathan de'n smior cheudna. Cha bu bhoirionnaich lag-chridheach, no lag-dhruimeach iadsan. B'e taghadh ar duthcha iad. Is abhaist do'n t-Siorram a bhi 'g innseadh naigheachd mu chailin a thachair air aig Quebec, mar eisimpleir do'n mhuinntir a rinn tir bheartach de'nduthaich so. 'N uair a bha Parlàmaid Chanada na suidhe aig Quebec 's na bliadhnaibh 1861-62-68-64, b'abhaist do'n t-Siorram, a bha aig an am sin 'na bhall do'n pharlamaid, agus do Mhr. Alasdair Mac-Coinnich a bhi dol a choinneachadh nam bata-smuid o Glaschu agus a bh toirt seolaidhean 'us comhairle do luchd-duthcha sam bith a dh'fhaodadh tachairt riu. La do na laithean, thainig boirionnach og, tapaidh o'n luing, gun bhrogan oirre. Dh'fheoraich iad an robh brogan aice, 's fhreagair i nach robh; gu'n do sguabadh iad o bhord an luinge ; ach ars' ise, " ma gheibh mi obair cha 'n

fhad a bhios mi 'cosnadh feadhain uire." Bha na daoine cho toilichte le misneachd agus tur na cailin, 's gu'n do thairg iad brogan a cheannach d'i 'nan rachadh i leo gu marsanta. Sheall i gu geur orra, 's ma dheireadh chaidh i comhladh riu gu buth greusaich, a bha air taobh tuath na h-aimhne. Dh' iarr iad air an duine a bha frithealadh 'sa bhuth, brogan cho math 's a bh'aige a thoirt d'i. "Ciod e 'n seorsa tha dhith ort?" dh'fheoraich an duine. "Tha ars' ise, "deagh phaidhir le guiseadan annta." Cha do thuig an duine i agus dh' fheoraich e a rithist. Fhuair e an fhreagairt cheudna agus a barail nach mor a b' fhiach greusaich a bha cho aineolach. Ach fhuair i na brogan agus chunnaic an luchd-parlamaid i air a turus gu coilltean Ontario far an seasadh a h-inntinn chalma, neo-sgathach ni b' fhearr d' i na 'n t-or.

'S a bhliadhna 1821, 'n uair a bha an Siorram eadar coig 'us sea bliadhna a dh' aois chaidh a chur do'n sgoil, a bh a mu mhile o thaigh athar. Is minic a bha deagh fhoghlum ri fhaotainn ann an taigh-sgoil suarach, ach cha robh aon chuid foghlum no comhfhurtachd a b' fhiach dad anns an taigh-sgoil do'n deach Mac-Ealair. Cha robh ach aon seomar s' an taigh. Ann an so bha 'n clann a cruinneachadh 's a gheamhradh. 'S an aite cheudna bha an leaba dh s' am biodh am maighstir-sgoil a cadal re na h-oidhche, innealan cocaireachd, soithichean, agus nithean eile a bhiodh feumail ann an taigh-comhnuidh. Ann an aite de'n t-seorsa so, cha robh e comasach smachd a chumail air na balaich, no an ionnsachadh anns na priomh-theagasgan a bha air an cur orra. Cha robh ach leughadh, sgriobhadh agus beagan cunntais air an teagasg. Cha robh maighstir

sgoil 's a chearnaidh sud do'n duthaich a b' urrainn *grammar* a theagasg roimh 1830. Anns an sgoil so dh' fhan Gilleasbuig gus an robh e faisg air ochd bliadhna. Mharbhadh am Maighstir-Sgoil (do'm b' ainm Calum Robastan,) le craoibh a thuit air agus dhuineadh an sgoil. Chaidh Gilleasbuig gu sgoil eile do'n aon seorsa, re da no tri bhliadhnachan ach cha d' fhuair e moran feum asda. An sin thainig fear-teagaisg o Albainn a bha 'n a mhaighstir air a dhreuchd agus a shaothraich re tri gheamhraidhean aig Aldborough. Rinn Gilleasbuig gu math fo theagaisg an duine so, agus fhuair e air aghairt gu luath anns na cuspairean a bha air an teagaisg dha. An deigh so chaidh e gu Sgoil *Grammar* Dhr. Whitelaw, aig Niagara far an do choisinn e cliu mar sgoilear. Bho Niagara chaidh e gu Geneva, New York, gu sgoil a bha ainmeil aig an am sin. Ann an 1836 reic athair an seann aite air an do shuidhich e ann an Aldborough agns cheannaich e coig ceud acair ri taobh amhainn Thames aig Raleigh ann am siorra machd Chent, tri mile o bhaile Chatham. Air an aite so dh' oibrich Gilleasbuig gus a bhliadhna 1849—re thri-bl iadhn' deug—agus an sin thoisich e ri gnothach marsanta fiodha, ni anns an do shoirbhich leis gu mor. 'N uair a dh'eirich Uilleam L. Mac-Coinnich 's a bhliadhna 1837, an aghaidh droch riaghladh na tire, bha Mac-Ealair 'na dhuine og, sgairteal agus chaidh e a mach le cuideachd do dhaoine air taobh a chruin, ach cha robh e fein no a chuideachd d'am buineadh e air an gairm gu blar 's cha 'n fhac e leus dearg a chogaidh a bha air a lasadh aig an am.

Ged nach d' fhuair Mac-Ealair cothram air a ghaisge a nochdadh 's a bhlar chogaidh, bha cothram, do'n d' rinn

e deagh bhuil, aige gu bhi saothrachadh airson a dhuthcha, ann an slighibh na sith. 'Sa bhliadhna 1841, thainig e a mach air taobh Ioseiph Wood a bha seasamh airson na parlamaid ann an siorramachd Chent. "Bha e 'na dhuine cho onarach 'sa chunnaic mi riamh," thuirt Mac-Ealair, mu dheighinn, bliadhnachan an deigh so, "ach bha e gu tur gun fheum." Bha an strith eadar. Mr. Wood agus Mr. E. B. Harrison 'agus bha i ro dhian. Chaidh Mac-Ealair air feadh an t-sluaigh bho cheann gu ceann do'n t-siorramachd agus rinn e obair mhor. La nodha roimh la an taghaidh thainig an Ridre Alan Mac-an-Aba a dh' ionnsuidh Cent agus sheas e an aghaidh an dithis eile. Chaidh moran do 'n luchd-taghaidh tharais d' a thaobh agus shaoil luchd-cuideachaidh Mhr. Wood, gu'n rachadh an la 'n an aghaidh. Ach cha b'ann mar sin a thachair. Bha ughdarras Mhic-Ealair cho mor am measg nan Gaidheal, a bha a nis air fas lion-mhor,' s gu'n do sheas iad leis mar aon duine. Chaidh Mr Wood a thaghadh agus thug an duthaich air fad moladh do Mhac-Ealair mar an duine thar gach neach eile a thug an ni gus a chrioch so. 'N uair a bha ainm, mar so, ann am beul an t-sluaigh, bha e air a thaghadh, 's a bhliadh na cheudna, 'na bhall do bhuidhinn riaghlaidh siorramachd Chent, agus re coig bliadhna deug chum e an t-aite sin, a'cosnadh cliu mar fhear riagh-aidh glic, earbsach agus comasach. Cha robh dleas-annas fear-riaghlaidh siorramachd, furasda 'sna laithibh sud. Ann an duthaich uir, a tha ri fosgladh suas 's ri suidheachadh, tha gnothaichean ni's cudthrom-aiche, agus ni's duiliche an cumail air doigh, na tha iad gu coitcheann ann an seann duthchana, far am bheil laghana air an steidheachadh, agus dleas-

annas gach cuirt a's buidheann-riaghlaidh air a chomh-arrachadh a mach gu puncail, eagnaidh, air chor 's nach 'eil e furasda do dhuine aig am bheil plagh sam bith mearachd a dheanadh. Re deich bliadhna bha Mac-Ealair ann am Parlamaid Chanada, bho 1857 gu 1867, 'n uair a thugadh a steach mor-roinnean na duthcha fo aon bhonn riaghlaidh. An deigh sin shuidh e ann am Parlamaid Ontario gu 1875, a bhliadhna 's an 'd fhuair e gu bhi 'n a Shiorram air siorramachd Went-worth anns a bheil baile Hamilton air a shuidh-eachadh. Anns a pharlamaid, aig Quebec agus Toronto, dh' eirich e gu inbhe ard. Bha a bhuadhan soilleir agus comharraichte. Bha e cumhachdach ann an labhairt, air beulthaobh sluaigh na tire agus fa chomhair maithibh na parlamaid. Bha a bheachdan geur, a chainnt sgaiteach ann an conspaid, agus druiteach ann an comhairle ; bha e deas-bhriathrach, eallamh, agus b' urrainn d'a oraid tharbhach a dheanadh gun mhor ullachadh, air cuspair sam bith a dh' fhaodadh tighinn fa chomhair taigh na parlamaid. Bha a bheachdan farsuing, fialaidh, a ghnath air taobh an t-sluaigh. Bha e 'na thur neirt dhaibhsan a bha air ceann na buidhne a bha tagradh saorsa do'n t-sluagh. Chuidich e le uile neart Seorus Mac Ille Dhuinn, Alasdair Mac Coinnich agus na daoine ainmeil eile a bha a saoth-rachadh air taobh a cheartais. Bha e air leth feumail air feadh na duthcha. Bha earbsa aig an t-sluagh n' a onair agus 'n a threibhdhireas agus chuireadh iad an dochas ann, 'n uair nach eisdeadh iad ri guth nam fear meallaidh. Is iomadh sgeul iongantach a tha air aithris mu obair Mhic-Ealair anns na h-amna sud. Cha chuireadh stoirm a gheamhraidh sgath air turus a

ghabhail troimh na h-aitean a b' fhiathaiche do'n duthaich. Bha e anabarrach laidir, 's 'n uair a bhitheadh an rathad ro gharbh airson dhamh no eich, rachadh e air a chois troimh choilltean 'us bhogaichean gu crich a thuruis. Am measg nan Gaidheal bha e 'na fhear-stiuiridh ann an cuisean na duthcha. An taobh air am bitheadh Mac-Ealair, bhitheadh an aireamh bu mho dhiubh, oir b' ann diubh fein e, agus bha iad proiseal as. Chuir a chomh-oibrichean iomadh dleasannas cruaidh mu choinneamh. B' esan a tharruing a mach Mr. Eideard Blake a tha a nis 'n a bhall do pharlamaid Bhreatuinn. Agus b' esan a fhuair aite airson Mr. Mowat, 'n uair a leig Mr. Blake sios a chomannd ann an Ontario gu bhi dol air ceann nan *Liberals* ann an Ottawa. Bha e 'n a mhinisteir do' n chrun re iomadh bliadhna agus bha a lamh ri faicinn air aireamh mhor do laghana na tire. B' e so gu sonraichte a chuis, anns na laghana a tha riaghladh nan gnothaichean a bhuineas do bhailtean agus shiorramachdan. Bha eolas mor aige air cor an t-sluaigh agus thug e gu buil iomadh lagh airson an crannchur a leasachadh. Bha e, mar an ceudna, treubhach ann a bhi toirt sochairean na *railway* do dh' aitean a bha fad as bho bhailtean mora, ach anns an robh moran sluaigh a comhnuidh.

Anns a bhliadhna 1875, mar a thug sinn fainear, chaidh a dheanadh 'n a shiorram air Wentworth, dreuchd a tha e a' leantuinn gus an la an diugh. Ach cha robh an cogadh fathast seachad agus cha d' fhuair e thairis air an upraid a tha mar is trice a' cur dragh air luchd-dreuchd na tire. Cha b' fhada a bha e 'n a shiorram gus am fac e gu robh an

luchd-lagha a creachadh araon nan siorram agus an t-sluaigh , le 'bhi togail cise mi-laghail diubh. Chuir e a chuis so fa chomhair an luchd-riaghlaidh agus an deigh strith chruaidh nach 'eil gu buileach thairis fathast, chaidh leasachadh a dheanadh a tha' a'cur dion air a mhuinntir a theid gu cuirt, bho chrogan· gionach an luchd-lagha ach cha deachaidh ceartas a dheanadh fathast do na siorraman.

Ach 's ann mar Ghaidheal, am measg a luchd-duthcha, a tha 'n Siorram Mac-Ealair aig a neart. Tha gradh aige do Chanada mar bu dual do neach a rinn na h-uiread air a son, ach tha a chridhe a plosgartaich le teas-ghradh do Thir nam Beann. Tha e min-eolach air eachdraidh na duthcha sin anns an d'araicheadh athraichean. Tha e cuimhneachail air a luchd-cinnidh, agus cha 'n 'eil ni sam bith cho taitneach leis ri bhi cosnadh an deagh-ghean 's an run. Tha e 'na dhuine fialaidh agus is tric a lamh 'na phoca d'a luchd an uireasbhuidh. Tha e 'na bhall urramach agus 'na ard cheann-iuil do Chomunn Gaidhlig Thoronto, 's an ni ceudna do Chomunn Hamilton. Aig na coinneamhan bliadhnail, tha e daonan comhla riu g' am misneachadh, 's g' an comhairleachadh a bhi cumail suas cliu an sinnsre. Cha 'n 'eil moran d' a lethid air am fagail 'n ar measg, ach ged a tha an aois a laidhe air, 's a chiabhagan liath air tanachadh, 's e durachd agus dochas Gaidheil Chanada gu 'm bi e fada air a chaomhnadh gu bhi mealtainn solas agus toil-inntinn am measg a chairdean 's a luchd eolais.

# Daibhidh Speinse

" Do smaointeannean glice,
Le misnich 's le ceill,
Do thuigse ghlan, gheur,
'S deagh thuiteamas beoil."

MA tha aon neach thar neach eile ann an Canada is airidh air an ainm, Caraid nan Gaidheal, a rinneadh iomraiteach le Tormoid Mac Leoid, ar leam gur e esan mu'm bheil an t-iomradh goirid so air a sgriobhadh. Tha na ceudan d' ar luchd-duthcha 's an tir so, air an do bhuilich e mor chaoimhneas agus d' an d' thug e furtachd ri am an eigin. Sheas e air an taobh le dilseachd fir-cinnidh, agus tha ainm air a chuimhneachadh le urram, am measg mhuinntir a tha a nis beannaichte le cuibhrionn maith do theachd an tir, do 'n d' thug e combairle agus cuideachadh 'n uair a bha iad 'n an coigrich 's an tir, 's am poca fallamh. A bhi deanadh maith, gu sonraichte d'a luchd-duthcha, bu mhiann leis riamh, agus mar a thuirt an sean-fhacal ; " far am bi 'n toil, bithidh 'n gniomh." B'i sin a chuis, ann an tomhas araidh, d'a thaobh-san. Bhuilich a chrannchur 's a shuidheachadh cothraman air nach bu ghann, agus chuir e iad gus a bhuil a b'fhearr a b'urrainn d'a. Ag amharc air ais da-fhichead bliadhna 'us corr, anns an duthaich so, b' urrainn d'a naigheachd innseadh air na rinn na Gaidh-

eil a chum na coilltean a reiteachadh agus an tir fhosg-adh suas, a bhiodh eibhinn ri cluinntinn, oir tha e min-eolach air na h-aitean anns an do shuidhich iad, air dhoibh Canada a ruigsinn, bho thoiseach gu meadhon na ceud bliadhna so, cuid diubh gun sgillinn ruadh 'n an sporrann, 's gun dad 'n an cridhe ach gamhlas 'us mi-run do na daoine cruaidh-chridheach leis an robh iad air am fogradh gun iochd, thar a chuan. Cha robh caraid a thachair orra air an taobh so do'n fhairge a b'fheumaile dhoibh na esan, a thagair an cuis 's a sheas air an ceann 'n uair nach robh comas aca moran a dheanadh air an son fein.

Rugadh Daibhidh Speinse anns an Eilean Ileach, dluth air baile Thorra, far an d' araicheadh e. Tha dluth air an tri fichead bliadhna 's a deich o'n chunnaic e solus la an toiseach, agus tha da-fhichead 's a sea bliadhna o'n dh' fhag e laimhrig Ghrianaig airson Chanada. 'N uair a bha e gle og chaidh e gu sgoil an Urramaich Alastair Grannd a tha a nis ann an siorramachd Bhruis, an deigh sin do sgoil Bheul-an-ath far an robh Mr. Seumas Ros 'n a mhaighstir-sgoil. Fo theagasg-san fhuair e air aghairt gu ro-mhaith, ag toirt dearbhadh gu moch gu robh buadhan inntinn thar a choitchiontas aige. Bho Bheul-an-ath chaidh e gu sgoile Bhowmore, aon sgoil cho ainmeil 's a bha'n Gaidhealtachd na h-Alba, a mach o na sgoiltean arda a bha 's na bailtean mora. B' e Iain Taillear a bha 'n a mhaighstir sgoil. Bha e 'n a dheagh fhear-teagaisg, gu h-araid 'sna canainean Ladainn 'us Greugais, us ann am Beurla. B'e athair do Chalum C. Taillear, ard fhear-teagaisg ann an Talla Dia-dhaireachd na h-Eaglais steidhte ann an Duneideann. Chuir an Taillearach comharradh a theagaisg air iomadh

giullan beo-inntinneach a rinn ainm d' a fein ann an curs' a bheatha. B' ann diu Tomas Pattison a dh' fhag ainm nach searg am fad 's a bhitheas meas air orain nan Gaidheal. Bha e frithealadh a'n sgoil aig an aon am ri Daibhidh Speinse. Bha Mr. Domhnull Mac-Na-Ceard-adh dol do sgoil Bhowmore aig an am cheudna. An t-eolas agus an cairdeas a chuir na gillean air a cheile fo sparraibh taighe Iain Taillear chum iad suas gu dluth, blath-chridheach, gus an la an diugh. Thainig Mr. Mac-na-Ceardadh do Chanada agus bha e fein agus Mr Speinse 'n an coimhearsnaich 's 'n an co-luchd-oibriche, re iomadh bliadhna. 'N uair a dh' fhag e sgoil an Taill-earaich, bha e air a ghrunndachadh gu daingeann ann am foghlum. Bha eolas math aige air na canainean, air eachdraidh, 's air litreachas an t-seann saoghail; air ealain aireamh, 's air na cuspairibh eile air am bu ghnath le oileanaich oga, bhreithneachail, a bhi fiosrach. Ach cha d' thug e thairis a bhi 'togail foghlum cinn 'n uair a dh' fhag e an sgoil, agus faodar a radh nach d' thug e thairis cleachdadh an oileanaich gus an la 'n diugh. Dh' ol e am fior-uisge bho thobar an eolais, agus, mar is dual, an aite 'bhi air a shasachadh, dh' fhas iotadh ni bu mho, a tagradh tuille, 's a rithist tuille, do'n bheo-dheoch cheudna. Bha e fortanach eolas fhaotainn air Eachann Mac-Illeathain a bha 'n a mhaighstir sgoil aig Baile-Ghrannd. Mar a thug sinn fainear ann an ait' eile; b' esan aon do na daoine a bu treise buadh-an 's a bu gheire inntinn 's a Ghaidhealtachd, agus bha e roimhe so air a thaladh gu seann chanain agus litrea-chas nan Gaidheal, raon anns an do bhuanaich e a leithid do chliu 'n a dheigh sin. Cha 'n 'eil teagamh nach robh buaidh mhor aig buadhan Mhic-Illeathain

air inntinn Speinse, 's nach d' fhuair e uaithe-se moran do'n durachd, 's do na beachdan soilleir, airson am bheil e comharraichte a thaobh gnath-chuimhne agus canain nan Gaidheal. B' aithne dha, mar an ceudna, Mr Nial Mac Ailpein, ughdair an fhoclair Gaidhlig, agus diulanaich eile, a ghluasadh 'aigne an deigh eolas air eachdraidh agus gnaths a luchd-duthcha. B' ann mar so a bha e air uidheamachadh 'n uair a dh' fhag e "Ile an fheoir" airson Grianaig, 'n a ghille og, tapaidh, deas gu ait' a ghabhail ann an iomain dhian na beatha, gu bhi seasamh no tuiteam air ceann a dhleasannais. Agus sheas e.

Bha ochdnar pearsa ann an teaghlach athar, triuir nigheanan agus coignear ghillean. Thainig iad uile do Chanada ach dithis dhiubh agus shuidhich iad ann an ceann an iar mor-roinn Ontario. Rinn Daibhidh, mu'm bheil na briathran so air an sgriobhadh, comhnuidh ann an siorramachd Pheel far an d' fhan e car uine ghoirid, a' dol an deigh sin do shiorramachdan Ghrey agus Wellington. Chaidh dithis d' a bhraithrean gu siorramachd Bhruis, aon do na h-aitean 's an duthaich ur a bha air an suidheachadh ach beag air fad leis na Gaidheil. Dh' fhosgail Daibhidh Speinse buth agus chur e air aghairt marsantachd, ni anns an do shoirbhich leis re iomadh bliadhna. Bha e am measg nan Gaidheal, agus rinn e fein agus iadsan moran air son a cheile ann an iomadh doigh. Bha cuid dhiubh gun chomas air leughadh no sgriobhadh ann am Beurla, gun eolas air doighean na duthcha, no air na caochlaidh seorsa obair anns am b' urrainn daibh tasdan a chosnadh. Anns an t-suidheachaidh so bha Mr. Speinse air a ghairm gu iomadh seorsa seirbhis a dheanadh airson a luchd duthcha agus rinn e na b'urr-

ainn d'a gu suilbhireach, toilichte, gun duil ri duais no paigheadh. Ach, mar a thubhairt sinn, fhuair e meas agus earbsa an t-sluaigh, agus bha inntinn solasach le eolas gu robh e deanadh feum d' a chomh-chreutairean. Bha a lamh an sas a'n iomadh dleasannas folaiseach. Chaidh a thaghadh 'n a bhall do bhuidheann riaghlaidh nan sgoil, 's mar bu dual do neach aig a robh gradh do dh' fhoghlum, mar a bh' aige-san, bha e 'na mheadhon air sgoilean a shuidheachadh agus air maigh-stirean-sgoil fhasdadh, a bha comasach 'n an dreuchd agus ro-fhreagarrach air ceann na cloinne. Bha e, mar an ceudna, dichiollach a' cuideachadh na h-eaglais 'n a deagh obair ; agus chuir e air chois coinneamhan airson leasachaidh eolas am measg an t-sluaigh.

Bha beachdan diongmhalta aige air ceistean a bhuineadh do riaghladh na duthcha, agus sheas e a mach air taobh an t-sluaigh, an aghaidh daorsa na seann riaghlaidh. Bha ceistean mora ri 'm fuasgladh, oir cha robh Canada ach air stairsnich na saorsa a tha i a nis a mealtainn. Bha Mr. Speinse cumhachdach ann an labhairt ; sgaiteach, druidhteach le pheann, agus rinn e obair mhor leis an da innleachd sin. Ann an comhstri chruaidh do'n t-seorsa so bhiodh e iongantach na'n d'thigeadh e 'mach gun naimhdean a dheanadh, ach bha a choladar cho modhail, 'sa ghiulan cho suairce, 's nach b' urrainnear facal a labhairt 'n a aghaidh, 's an aite naimhdean, bu tric a rinn e cairdean dhiubhsan a bha de chaochladh beachd ris fein.

Bha a ghnothaichean g' a tharruing gu tric gu Baile Toronto agus thug e a theaghlach a' n sin 's a bhliadhna 1871. Bha e ainmeil mar dhuine comasach, foghluimte, agus air dha comhnuidh a ghabhail 's a bhaile mhor,

thairgeadhdhaaite mar fhear-deasachaidh paipeir-naigheachd a bha air a chur a mach le aon do na h-eaglaisibh mora. Fhuair e uine gu so a dheanadh, ach cha robh e air fhagail fada ris an t-saothair thaitneach so. Bha paipeir-naigheachd eile air a chlo-bhualadh ann an Toronto aig an am a bha ni bu mho a reir a bheachd, ach nach robh a soirbheachadh fo stiuireadh a luchd-seilbh. Bha an aire air a tarruing do dh' obair Mhr. Speinse agus cho-dhun iad gu 'm b' esan an duine air an son. Chuir iad an curam 'na laimh, agus a thaobh 's gu 'm bu phaipeir Albanach a bh'ann, cha b'urrainn e an diultadh. Thainig atharrachadh mor air a phaipeir gu h-aithghearr. Bha e soilleir gu robh an duine ceart air an stiuir, agus sheas cuisean mar sin gus an d' thugadh am paipeir thairis. Cha b'fhada gus an d'iarr Mr. Mowat, ard fhear-riaghlaidh Ontario, air greim a ghabhail air aon do na oifigean a bu chudthromaiche 's an duthaich. Chaidh a shuidheachadh 's an oifig so agus tha e fathast a saothrachadh innte. S' e aon d'a dhleasannasan a bhi coimhid thairis air na gnothaichean a tha 'g eiridh eadar an luchd riaghlaidh agus a mhuinntir a tha tighinn a staigh a dh' aiteachadh na duthcha. Anns na cuisean so tha gnothaichean aige ri dheanadh gu tric ri moran d' a luchd-duthcha fein, agus cothram air an cuideachadh, 's air an seoladh do na h-aitean anns am fearr a shoirbhicheadh leo. Cha robh neach riamh diubh do nach do sheas e mar dheagh charaid.

Ann an Toronto bha buidheann do Ghaidheil a bha laiste le gradh do'n duthaich 's do na h-uile ni a bhuineadh d'i; daoine mar bha Padruig Mac-Griogair, Iain mac-a Phearsoin, Uilleam l. Mac Coinnich, Iain Caimbeul,

Iain Catanach Mac Ille Mhaoil, Domhnull Mac Eobhain 'us feadhain eile de'n aon inntinn. Chaidh comunn Gaidhlig a chur air chois anns an robh Mr. Speinse 's na daoine a dh' ainmicheadh 'n an seanairean. B' e iarrtas a chomuinn gu' m biodh Mr. Speinse 'n a cheann suidhe, ach sheas e gu taobh air rath Mr. Padruig MacGriogair a bha air an aobhair sin air a thaghadh. An deigh bas a Ghaidheil ainmeil, fhoghluimte, sin, rinneadh Mr. Speinse 'n a cheann-suidhe agus re thri bliadhna cha do leigeadh leis an dreuchd so thoirt suas. Bho cheann ceithir bliadhna chaidh a chur 's an dreuchd cheudna a rithist agus bha e re da bhliadhna eile air ceann a chom-uinn. Tha e mar an ceudna 'n a bhall urramach do chomunn Ceilteach Mhontreal, agus do bhuidheanan eile de luchd duthcha a tha ann an co-bhonn airson aobhairean cliuiteach a neartachadh 's a chumail suas. Faodar a radh gun sgath gu'r e aon do na daoine is comasaiche gu Gaidhlig a labhairt 's a sgriobhadh, a th' againn ann an Canada. Cha 'n e amhain gu bheil foghlum ard aige agus eolas farsuing air canain 's air litreachas nan Gaidheal, ach tha comas sonraichte aige air an eolas so a leigeil ris d' a cho-chreutairean. Tha e 'na aobhair broin do mhoran aig am bheil eolas air an storas saoibhir a tha aige do sheann orain, do shean-fhacail, do sgeulachdan aosda, 's do eachdraidh-beul na Gaidhealtachd, agus a tha fiosrach air na gibhtean sgriobhaidh a tha e 'sealbhachadh, nach do ghabh e cothram air cuid de oileanachd a chraobh-sgaoileadh am measg a luchd-duthcha ann an leabhar. Chaidh moran bho laimh a chlo-bhualadh 's na paipeirean-naigheachd, air cuspairean Gaidhealach, ach tha e

comasach air obair ni's fearr na rinn e fathast a dheanadh, agus cha 'n 'eil ar dochas fann gu'm faicear toradh a shaothair am measg ughdairean eile, ann an leabhar uaithe fein.

Bha e posda air bean-uasal shubhailcach d' am b'ainm, Standing, a mhuinntir Bhrampton, a chaochail bho cheann tri-bliadhna deug. Dh' fhag i triuir chloinne, dithis nighean agus mac. Chaochail an nighean a b' oige, agus a nis tha an teaghlach air a ghearradh sios gu dithis. Tha am mac 'n a ghille gealltanach, geur, a chaidh 'ghairm gu dreuchd fir-lagha air a bhliadhna 's a chaidh. Tha Mr. Speinse tri fichead bliadhna 'sa h-ochd a dh' aois. Tha a neart 's a bhuadhan gun fhailneachadh sam bith agus a reir barail duine tha iomadh bliadhna fhada roimhe, mu' n teid a ghairm gu cuaimhnais na bheatha nach teirig gu brath.



# DOMHNULL CATANACH

"'Us theid bhur n-eachdraidh glan gun bheud
Air feadh gach linn a thig 'n 'ur deigh."

CR leam gur ainmic a tha saothair a'tighinn gu laimh fir sgriobhaidh, a tha ni 's taitniche na bhi cur ri cheile cunntas air beatha deagh dhuine; a bhi leantuinn a shaothair ceum air cheum, a bhi rannsachadh cionfath a dhoighean,'s a bhi breithneachadh na buadhan inntinn a bha air an cleachdadh leis. Is e, da rireadh, fior shochair a bhi ri leithid so do shaothair; cha 'n e amhain gu bheil an obair math innte fein, ach 's e 's buaidh dh' i 'bhi 'foillseachadh iomadh smuain agus feart a bu choir inntinn an fhir mhothaichidh a lionadh le deigh air nithibh ard-chuiseach na beatha so agus na beatha shiorruidh.

A' measg Ghaidheal Ghlinne Garaidh bha iomadh duine a bha ainmeil airson a dhiadhachd 's a dheagh bheus, agus b'ann diubh so a bha Domhnull Catanach, aon do dhaoine iomraiteach Chanada, a bha aithnichte air feadh na tire air fad, ged b'e Gleann a Garadh a b' aite comhnaidh dha. Mar a tha ainm a nochdadh, b'ann do mhuinntir Bhaideanaich a bha e, agus rugadh e a'n sin air a bhliadhna 1799. Thainig e o shliochd a bha cruadalach, calma, aig an robh tapachd ann an cuisean an t-saoghail agus roinn mhath a shoirbheachadh annta. Bhuineadh e do Chatanaich Bhaideanaich. B'e athair



Domhnull Catanach.

Iain Catanach a bha iomadh bliadhna air ceann treudan chaorach Mhr. Mitchell ann am Baideanach. Bha e 'na sheanachaidh barraichte, 's 'n a dhuine air an ro mor mheas am measg an t-sluaigh. Chaochail e ann an Canada aig aois ceithir fichead bliadhna 's a ceithir. Fhuair a theaglach an deagh árach agus foghlum math ann an aon do sgoiltean na sgireachd. Air do Dhomhnull fas suas gu bhi 'n a dhuine og, chaidh e gu Sasunn a chosnadh aran laitheil, mar bu tric le daoine oga na Gaidhealtachd a'dheanadh eadhon aig an am sin. B'ann an uair a bha e a'n sin a thainig teaghlach athar gu Canada agus lean e iad air a bhliadhna 1826. Bha Gleann a Garadh air ur aiteachadh agus bha an roinn mhor deth fo choille gun rathadan mora, gun drochaid-ean agus gun moran do na goireasan a tha a nis aig doras gach tuathanach air fad na siorramachd. Ach bha an sluagh bho'n Ghaidhealtachd. Bha iad turail, toigheach air an cuid, agus iarrtanach gu bhi deanadh a ni a b' fhearr a b' urrainn daibh do'n crannchur, dir-each an t-seorsa air an tric le cuibheal an fhortain tionn-dadh le soirbheas. Chaidh beagan uine seachad mus do ghabh Domhnall Catanach ris an duthaich, ach cha do leig e uine sam bith thairis gun oidheirp fhoghainteach a dheanadh a chum dachaidh a bhuinnig dha fein. Cha robh an gnothaich soirbh ; cha b' ionnan na h-amanan sud 's an la'n diugh, 'n uair a tha 'n duthaich air a lionadh o cheann gu ceann le goireas do'n fhear-taghail co dhiu is e fearann a tha dhith air, no dreuchd do sheorsa sam bith eile. 'N uair a thainig Domhnull Catan-ach do Ghleann a Garadh, cha robh an sluagh ach tearc agus bha obair choimheach ri 'n aghaidh. Is gann is urrainn duinne a mhothachadh na ghabh iad fos laimh a

dheanadh. Bha a choille domhal, tiugh, ri gearradh sios leis na tuaghan, craobh an deigh craoibh, na muillionan diubh ; bha i a'n sin air a losgadh eadar gheug 'us chrann, oir cha robh doigh air moran d'i a reic ; bha 'n siol air a chur air feadh nan stoc agus barr air a thogail as an luaithre, gun treabhadh no ruamhradh. Bliadhna an 'deigh bliadhna bha so dol air aghairt, na h-uile bliadhna a' faicinn tuille fearainn air a reiteachadh, nan taighean comhnaidh air an leasachadh, agus nan saibhlean air an uidheamachadh gu goireasach. Bha so uile a' cosd uine, saothair, agus neart an duine, 's ma thugadh an talamh fo smachd, b' ann, mar bu trice, aig pris a bha tuille is daor air a shon. Na saoileamaid gu robh duthaich fhialaidh, shaoibhir, a feitheamh air na Gaidheil a thainig an toiseach gu Canada. B' ann le fallas an gruaidh 's le neart am bodhaig a rinn iad tir thorbhairteach d'i, ag giulan uallach trom ri teas an t-samhraidh agus ri fuachd guineach a gheamhraidh, gus an d' fhas iad nam mnathan 's nan daoine breoite, eucaileach, an spionadh 's an neart gu tur air an sgrios. Tha e, air uairibh air a chumail a mach, le muinntir aineolach, gu bheil na Gaidheil neo-sgoineal, leisg, 's gu'r e sin aobhar am bochdainn 'n an tir fein. Cha b' urrainn freagairt ni bu dhearhta a bhi air a toirt do 'n bheachd mearachdach so na raointean farsuing Chanada, air an do bhuilich na Gaidheil saothair a bha da rireadh miorbhuilleach. Agus cha 'n 'eil e mi-iomchuidh gu'm bitheadh an ni so air a thoirt fainear anns a chuntas so, a tha mu dhuine a rinn tuille 's a choir fein am measg a luchd-duthcha, ann a bhi fosgladh suas na tire.

B' ann air marsantachd a chaidh inntinn Dhomhnuill

Chatanaich an toiseach, agus dh' fhosgail e buth aig clachan Muilinn an t-Sagairt, is ea nis baile Alexandria. Fhuair e misneachd 's a ghairm so bho a bhrathair, Coirnileir Aonghas, a bha 'na fhear tomhais air talamh a chruin. Chaidh leis gu maith, agus bha e ann an uine ghoirid air a mheas 'n a dhuine earbsach, agus 'n a dheagh fhear-gnothaich. Ceithir bliadhna an deigh dha tighinn do'n duthaich rinneadh breitheamh deth ann an inbhe bailidh. Bu lionmhor dleasannas a bha aige ri choimhlionadh 's an dreuchd so; thug iad breith ann an cuisean a bhiodh aig eirigh o'n t-seann chreideadh ann am buidseachd air crodh 'us eich; bhiodh gearan eadar coimhearsnaich mu nitheanbeaga nach b' fhiach an t-saothair, agus bhiodh am Bailidh air fheuchainn gu goirt ann a bhi cumail na sithe. Bha cridhe blath us ceann glic aig a Chatanach, 's bha e 'n a dhuine tuigseach a 'n ceann obair dhoirbh mar a bha co-cheangailte ris an dreuchd.

Phos e, 's a bhiadhna 1832, boirionnach d'am b' ainm Ceit Nic-Dhomhnuill, bantrach Dhonnachaidh Mhic Ille-Mhaoil, aig an robh triuir chloinne ri ceud fhear,— dithis nighean agus gille, d' am b' ainm Iain, a tha a nis air ceann Comuinn Gaidhlig Thoronto, duine cho suairce, seimh, 's a dh' araicheadh riamh aig uchd na deagh mhathar, 's cho gradhach, maoth-chridheach 's a chunncas riamh le suil. Rinn am Bard Mac Colla oran air, anns am bheil e gu ro-fhirinneach ag radh:

"Ged 's fada 'n cein bho Thir an Fhraoich
An tir 's an deachaidh d'arachadh,
'S gle ainmic aig an tigh no'n taobh so
Aon le leth do ghradh-sa dhi.
Tha dearbh nach faoin air sud 'n ad ghaol

Air a' cainnt aosda, shar-mhaiseach—
A' Ghaidhlig mhilis thig bho d'bhilibh
Binn mar ghuth na clarsaiche.

"O, fhir a's uaisle cridhe 's beus!
Gun taing de d' aogas saighdeireil
Cha mhinic gheibhear fear cho lan
De chneasdachd, baigh a's caoimhnealas.
Na fhuair mi fein de d'chomunn ciuin
Bi 'dh fad' am shuil mar oighearachd leam,
'S mo dhuil ri tuille dheth gun dail
A' toirt, mar 's coir dha, aoibhneas dhomh.

Goirid an deigh dha posadh chaidh Domhnull Catanach bho Mhuilionn an t-Sagairt gu fearann a cheannaich e ann an sgireachd Chenyon. Thug e mar ainm air an aite "Lagan," an deigh aite a bhreith ann am Baideanach uachdrach. Ann an so rinn e comhnaidh re leth-cheud bliadhna a foillseachadh gu saoibhir na comasan 's na grasan a shealbhaich e, mar a bha 'fhear-cinnidh 's a cho-ainm ag deanadh, dluth air an am so, aig Sliabh Bhaideanach, 's an t-seann duthaich. Bha e ri tuath-anas, 's ri ceannachd a dh' iomadh seorsa; bha e air ceann a Phost Office, 'n a fhear-ionad airson cuideachd no dha do luchd-coingheil airgid, 'n a fhear-ionad air fearann a chruin, 'na bhall do chomhairle na sgireachd, 's do na comuinn a bha 'cur air an aghairt tuathanachais agus aiteachd na siorramachd. Bha e mar an ceudna 'n a bhreitheamh ann an cuirt a Bhailidh far an robh iomadh cuis chruaidh ri 'm fuasgladh. Thionail e an sluagh mu thimchioll agus le 'bhi toirt obair do chuid 'us cuideachadh do chuid eile, cha b' fhada gus an robh iad fein agus esan a buinnig roinn chuimseach do'n ailgheas a bha ri fhaotainn 's an tir. Mar bu tric bhiodh aireamh do na

Frangaich bho Chuebec 'n a sheirbhis. Bha e baigheal riu agus thuinnich na h-uiread diubh 's an aite. Mar sin, cha b' ainmic a bhi cluinntinn muinntir og' an aite de'n da chinneach, a labhairt gu fileanta ann an Gaidhlig am Beurla, 's am Frangais. Mar so bhuanaich e ann an oibre math.

Chunnaic e gu robh an aite a dh'easbhuidh meadhonan nan gras; bha na ministeirean gann agus cha robh e furasda do' n aireamh bheag a bh'ann dol troimh 'n duthaich a chion rathadan. Rinn e na b' urrainn d'a airson so a leasachadh, agus an run sin a dheanadh, dh' fhosgail e sgoiltean sabaid ann an caochladh aitean, a' neartachadh lamhan an luchd-teagaisg 's g'am misneachadh le 'ghnuis 's le mhaoin. Bha e fein a' teagasg an t-sluaigh anns na sgriobtuiribh agus b'iomadh la sabaid a chaidh seachad gun aoradh follaiseach ach coinneamhan Dhomhnuill Chatanaich, a bha air am frithealadh le sluagh do gach creideamh, papanach 'us protestanach, ni a bha air a cheadachadh gu saor leis na sagartan agus an Easbuig. Bha e eudmhor, dichiollach a' n ceann na h-oibre so, agus bha a shaothair air a h-aideachadh gu soilleir leis an Tighearna. Is iomadh neach a dh' araicheadh ann an Gleann a Garadh, a tha a nis fad' air falbh ann an ionadan iomallach an t-saoghail, a tha tionndadh an inntinn air a h-ais gu sgoil-shabaid Dhomhnuill Chatanaich, 's a tha taingeil airson nan sochairean a shealbhaich iad a'n sin ann an laithean an oige.

Mus d' thainig e do Chanada, cha chuala e dad an aghaidh a bhi 'g ol dibhe laidir a'm measarrachd. Ann an Canada bha "Luchd na Stuaimeachd" ag obair gu durachdach. Cha robh teagamh nach b' iad ol agus

struidheas an da ni bu mhilltiche 's an tir, agus cha b' fhada gus am robh an Catanach a mach air taobh na Stuaimeachd. Bha e 'n a dheagh fhear labhairt a'n Gaidhlig 's a'm Beurla agus shaothraich e le uile neart ag earalachadh an aghaidh na h-uile modh do dh' ana-measarrachd. Co-cheangailte ris an obair so, bha eud airson foghluim do 'n oigridh. Rinn e seirbhis nach bi air a di-chuimhneachadh gu h-aithghearr 's a chuis so, agus bha 'n toilinntinn aige a bhi faicinn na cloinne ag eiridh suas le foghlum a bha seasamh gu math dhaibh 'n an gnothaichean laitheil. Bha e a reir naduir gu'm biodh a leithid so do dhuine 'n a sheanair anns an Eaglais, 's gu'm biodh e inbheach am measg luchd-aideachaidh a chreidimh. 'N uair a thainig an Eaglais "A mach," air "bliadhn' an dealachaidh," 1843, mhothaich e gu'm b' e a dhleasannas an seann taigh aoraidh fhagail 's a chrannchur a thilgeadh maille riusan a bha seasamh air taobh na saorsa. Bha obair mhor air a deanadh ann an Canada. Bha na h-aitreibh, airgiod na righeachd, agus na sochairean timeil eile air an cumail leis an Eaglais Steidhte mar bha iad air an cumail ann an Albainn, 's cha robh an Eaglais Shaor a sealbhachadh a bheag ach saor-thabhartais a luchd-cuid-eachaidh. As a so bha eaglaisean ri 'n togail 'us minis-teirean ri m paigheadh, 's bha dilseachd an t-sluaigh air a feuchainn gu trom. Ach sheas daoine Ghlinne-Garaidh gu treun ri aghaidh an dleasannais agus bha Domhnull Catanach mar righ air an ceann. B' ann d' a ionnsuidh a bh' abhaist do na ministeirean a chuireadh gu Canada bho Albainn, a chum an eaglais a shocrachadh, a bhi tighinn. Bhiodh e g' an coinneachadh aig Montreal, g' an treoir-eachadh troimh 'n duthaich, a gairm choinneamhan

air an son, 's g' an comhairleachadh anns na cuisean a bha aca ri 'n cur air doigh. Aig a thaigh ann an Lagan thug e aoidheachd do Dhr. MacLachlainn, Dhunéidinn, nach mairean, do Dhr. Somerville, Ghlaschu, nach mairean, do 'n urramach Alasdair Friseal, Chnuic-a-mhuire, taobh Inbhirnis, nach mairean, 's do mhoran eile do sheirbhisich urramach an Tighearna a bha ainmeil 'n an linn, 's a thainig do'n duthaich so a los cuisean na h-Eaglais. Bha a thaigh na cheann-uidhe do'n fhear-turus a bha air toir math a dheanadh, 's na bhuillsgean bho 'n deachaidh cumhachd a mach air feadh na tire. Bhiodh e lom-lan aig am a chomanachaidh, ach cha robh e riamh cho lan 's nach b' urrainn e tuille a ghabhail a steach. Bha fear-an-taighe cumhachdach ann an dian urnuigh; bu tearc a leithid a' guidhe aig cathair grais. Bha a bhuil air. Bha e air a neartachadh 'n a dhleasannas agus bha e air a dhaingneachadh ann an obair a laimh. Bha e ro-fheumail ann an cuirtibh na h-Eaglais, 's a chleire, agus anns an Ard Sheanadh. Bha a ghuth air a chluinntinn le taitneas anns na h-eireachdan sin, agus b' ainmic a thuit a chomhairle air cluaisibh bodhar, mi-thoileach.

'S fheudar a nis tionndadh g'a theaghleach gradhach am measg an robh e ri fhaicinn air a mhodh a b' fhearr. Chaochail a cheud bhean, a fagail as a deigh dithis chloinne a rugadh do'n Chatanach, agus Iain og Mac-Ille-Mhaoil, leanabh a ceud posaidh, mar a thugadh fainear cheana. B' iad ainmean an dithis, Alasdair I, nach mairean bha 'n a fhear-lagha ainmeil ann an Toronto, 's na cheann-suidhe air comunn St. Andrews, 'sa bhaile sin; agus Ceit, a phos an t-Urramach Huistein Caimbeul nach mairean, a bha ann an Cornwall, On-

tario, agus ann an Cannington, Ontario. 'S a bhliadhna 1839, phos Mr. Catanach an dara uair. Anns an ni so, bha lamh an Fhreasdail caoimhneil, a bha coimhead thairis air, ri faicinn gu follaiseach. Bu dhuine e do 'n d' thugadh obair araidh ri deanadh, agus a nis fhuair e bean, a bha, mar gu'm biodh i air a togail suas, 's air a h-ullachadh gu souraichte, air son suidheachdainn a theaghlaich 'us oibre. Cha b' urrainnear, le ceartas, sgriobhadh mu obair Dhomhnuill Chatanaich, gun iomradh a thoirt oirre-se a bha 'na bana-companach ghradhach, dhileas, dha, re aireamh mhor do bhliadhnaibh, 's a chuidich e le neart cridhe 'us inntinn, a bha neo-chumanta iomlan ann an eireachdas 'us ann an tuigse Thainig i o theaghlach ion-mholta. "Faodaidh freumhan cam a bhi aig faillean direach," ars' an sean-fhacal, ach cha 'n e amhain gu robh Bean a Chatanaich direach, ach bha 'n stoc bho 'n d' thainig i, 's na freumhan, mar an ceudna, direach, gun char gun mheang ; 's chaidh cuid do na freumhan gu bun teaghlaichean a bha araon uasal agus iomraiteach 's a Ghaidhealtachd. B' i a h-ainm Fionaghala, nighean Iain Mhic-Coinnich, aon do dhaoine ainmeil Ghlinne Garaidh. Rugadh e aig Brahann, ann an siorramachd Rois agus dh' araicheadh e le braithrean a mhathar ann an Inbhirnis, d'am b'ainm Dubhghlas, 's a bha 'n an luchd-deilbh aitreibh. Dh'ionnsaicheadh e 's an dreuchd so, agus bha e 'n a oibriche sgiobalta, deas, na mhaighstir air a dhreuchd. Phos e nighean Sheumais Mhic-Dhomhnuill, Fhlodigaraidh, mac do dh' Alasdair Mac-Dhomhnuill Chingsburgh, agus brathair do dh' Alan Mac-Dhomhnuill a phos Fionaghala Nic-Dhomhuill, ban-treoraiche a Phrionnsa. B'i Fionaghala Nic-Dhomhnuill, air an

aobhar sin, bean brathar a h-athar agus piuthar-chèile seanair bean Dhomhnuill Chatanaich, mu'm bheilear a sgriobhadh.

Bha teaghlach eireachdail, tapaidh, aig Iain Mac-Coinnich agus aig Anna Dhomhullach. Chaidh iad a mach air taobh a chruin, ri am trioblaidean Mhic-Coinnich air a bhliadhna 1837. Bha an athair na Chaiptean air buidheann Mhilitia agus bha na mic 'n an oifigich ann an inbhe ni b' isle. 'Se aon diubh Seumas R.. Mac-Coinnich, duine cho cliuiteach 's cho measail 's gheibhear a'n taobh stigh ceithir oisnibh na siorramachd. Tha e treun ann an gnothaichean na h-Eaglais agus 'n a fhoirfeach soilleir air taobh na firinn. Tha naigheachd beag air innseadh a tha a nochdadh beachd cuid de na daoine air, mar fhear-aideachaidh. Tha e air innseadh gu' n deach duine araidh a dh' ionnsaidh a mhinisteir airson, ordugh a bhaistidh d'a leanabh. Am measg nan ceisdean a chuir am ministeir air bha an te so: "Co iad na tri pearsa tha 's an Diadhachd?" B' i 'n fhreagairt a fhuair e;—"Si-pein, Murachadh Mac-Ille-Mhaoil, agus Seumas!"—b' e sin Seumas R. Mac-Coinnich. B' airidh bean Dhomhnuill Chatanaich air dilsean cho cliuiteach riusan a dh' ainmicheadh. 'N a dachaidh aig Lagan bha i 'n a mathair do'n chlann a dh' fhagadh gun mhathair,—"is blath anail na mathar"—'na cul-taice d'a fear-posda, 'na deagh bhana-charaid do'n fheumach 'sna bean taighe aoidheal, fhialaidh, mor-chridheach, nach do leig a h-aon riamh seachad air a dorus, a bha feumach, gun a riarachadh, 's nach d' fhailnich riamh ann a bhi toirt toilinntinn d'a cairdean 's d' a luchd-daimh a bhiodh a' tional aig taobh a cagailt. Bha i n' a deagh bhan-sgeulaiche, 's bha buadhan-conaltraidh

eireachdal aice a bha thar tombas ann an geiread, 's ann an deisealachd. Bha sean-fhacail a duthcha aice air barr a meoirean, bha i min-eolach air orain nam bard, bha i ionnsaichte 's na sgriobtuiribh, agus bha a cuimhne cho math, 's gu robh e furasda dhi briathran ughdair, no rann, a ghabhail gun mhearachd. Bhiodh e diulich toil-inntinn bu mho fhaotainn na oidhche a chur seachad 'n a teaghlach. Fear-an-taighe, coir, seimh agus aigeannach; bean-an-taighe, suilbhir, aoidheal agus tlachdmhor; an teaghlach, modhail, stuama agus eireachdail 'n an giulan —a' toirt gu cuimhne an dealbh a tharruing am bard,— "Solas banail nan daoine bh' ann."

Bha ceathrar chloinne aca, Seonaid Fionaghala, a tha posda ri Mr. A. W. Ros, M.P., Mairearad, posda ri Mr. Calum Mac-Illeathain, marsanta, ann a Bhancouver, B.C. Anna, posda ri Mr. Perry nach mairean, agus Mairi J.D., nach mairean, a bha posda ri Mr. Panton, fear-teagaisg ann an oil-thaigh Guelph, Ont. Tha gne an fhior-Ghaidheal ri faicinn annta uile. Tha an gaol air Gaidhealtachd na h-Alba cho laidir 's ged a b'i aite am breith. Mar eisimpleir air so, tha e air innseadh gu'n d' fhuair bean Mhr. Ros earrann fearainn, bho cheann ghoirid, ann an airde'n iar na duthcha. Thloch mor uisge 's an fhearann agus thug i Loch-Earrachd mar ainm air, an deigh an Loch ann am Baideanach, air na bruachan do'm b' abhaist d'a h-athar a bhi gu tric, 'n uair a bha e 'na ghille og 's a Ghaidhealtachd. Tha'n sean-fhacal ag radh: "Tagh do bhean mar a's math leat do chlann." Tha an seanachas fior mu'n teaghlach so. Tha fiamh-inntinn nam parantan air a chloinn: tha beannachd an deagh-mhathar g'an leanntainn gus an dara ginealach.

Chunnaic sinn mar a bha iad so a caitheamh am beatha ann am Gleann a Garadh, a ghnath a deanadh math 's a sgaoileadh maitheas mu'n cuairt daibh. Dh' fhag aon an deigh aon an dachaidh bhlath, aig Lagan, airson dachaidhean daibh fein,gus an robh a charaid a faireachdainn aonarach, agus bhrosnaich an teaghlach iad a dhol gu Winnepeg, far an robh an aireamh bu mho diubh fein a comhnaidh aig an am. B'ann mar sin a thachair gu'n d'fhag iad Lagan an aigh an deigh a bhi ann mu leth cheud bliadhna. Bha'n dealachadh eadar iad fein agus muinntir an aite ro bhronach. Bha seann chairdean agus choimhearsnaich a faireachdainn gu'n robh iad a call cinn-teaghlach a bha 'cur urram air an siorramachd. Lean iad an dithis gu ruig toiseach an turuis air an rathad iarrainn agus cha robh iomadh suil tioram 'n uair a chaidh carbad na toit as an t-sealladh. Cha robh e air a chaomhnadh fada ann a' Winnepeg. An ceann naoi miosan an deigh dha Lagan fhagail, bha e air a thoirt air falbh le tinneas aithghearr air Bealltainn 1883, air dha bhi ceithir fichead bliadhna 's a ceithir a dh' aois Dh' a uhlacadh e am measg a shluaigh fein ann an Gleann-Garadh. Tha a bhean chaomh fathasd maille ruinn, ag comhnaidh ann an Toronto maille ri cloinn ceud bhean Mhr. Catanach, —Iain C. Mac-Ille Mhaoil agus Ceit Chatanach, banntrach Mhr. Chaimbeil, —do'n robh i 'n a mathair cho gaolach 's ged a bhuineadh iad dhi fein ; 's air an laimh eile tha i cho measal 'n an suilean 's ged a b' iad a sliochd do thaobh na feola. An gradh a bhuilich i orra 'n uair a bha iad maoth, tha iad a nis a nochdadh air ais dhi 'n a seann aois, 's i call neart a cuirp, ged a tha a h-inntinn lughmhor, mar bu dual.

Ged nach d' thugadh a Ghaidhealtachd do Chanada

ach an aon teaghlach so, bu mhor na fiachan fo'm biodh an tir so do'n Ghaidhealtachd. Ach 'n uair a smuainicheas sinn air na dachaidhean a bha 's a tha air feadh na duthcha, anns am bheil smior nan Gaidheal, muinntir a's airidh a bhi air an coimeas ri teaghlach Dhomhnuill Chatanaich, mothaichidh sinn ciod a rinn Tir nam Beann 'san Fhraoich airson ar tir. Tha e coltach gu'm b' i so toil an Fhreasdail, gu'm biodh seann duthchana na Roinn-Eorpa a tabhairt do na daoine a b' fhearr a bh' aca, mar thiodhlac do'n duthaich uir so, gu bhi g' a socrachadh a reir rian ceart. Tha cuid a saoilsinn nach eil sochair a tha duthaich ur a tairgseadh, a's urrainnear a choimeas ri sochair an t-soisgeil aig an dachaidhean 's a Ghaidhealtachd; theagamh gu bheil am beachd so ann an tomhas fior, ach cha 'n urrainn neach sam bith an cunnta s so a leughadh gun 'bhi toirt fainear gu'm faodadh Domhnull Catanach a bhi re laithean a bheatha ann am Baideanach, fo theagasg shoisgeulach na ministeirean diadhaidh a fhritheil 's a chearn sin, gidheadh gun chothram a bhi aige air an fhicheadamh cuid de 'n t-seirbhis a rinn e ann an aobhar an Tighearna ann an Canada, a dheanadh.



# CEILIDH ANN AN CANADA

(Mar gu'm biodh i air a cumail air oidhche na seana Challuinne, ann an taigh Uilleam Chabarfeigh.)

A CHUIDEACHD: Teaghlach an taighe; Caraid no dha; Am Piobaire Ruadh; agus ceathrar luchd-taghail,—Niall Sgoileir, am Fear-teagaisg; Alasdair Druim a-chnuic, Lachlann an t-Srath agus Gilleasbuig an Saor.

Bha 'n t-suipeir thairis, agus dh' eirich Fear an Taighe a chur cuaiche na sith mu' n cuairt air a chuideachd. Mo theaghlach gradhach, 's mo chairdean, thuirt e, tha da dheoch-slainte air am bheil urram air a chur s' an taigh so, bho bhliadhna gu bliadhna 'n uair a thig oidhche na Culluinne mu'n cuairt. Is iad sin, a Bhan-righ a tha riaghladh thairis oirnn, agns an Tir 's am bheil sinn a comhnaidh. Olamaid do' n Chrun 's d' ar Duthaich. Shin e a 'ghlainne do'n Phiobaire Ruadh, a tha suas ri ceud bliadhna dh 'aois, 's aig an robh beagan do bhuaidh na faidhdearachd, agus chaidh i mu'n cuairt, bho neach gu neach, gus an do fhritheal-adh na bha timchioll air a bhord.

Mo Chairdean. arsa Fear-an-taighe, tha mi 'cur failte na Blaidhn' uir oirbh uile. Is taitneach leamsa a bhi cumail suas nan doighean a chunnaic mi aig m' athair 's aig mo sheanair. Leanamaid riutha fhad 's a

bhitheas sinn beo. Bha iad 'n an daoine suairce, glic, a chaidh romhainn. Bha fiosrachadh air iomadh ni aca nach eil againn-ne. Bha iad geur, min-chuiseach anns na nithean a bhuineadh do' n crannchur, 'us toigheach 's na nithean a bhuineadh do'n cliu. Bha iad 'n an daoine mor-chridheach, fialaidh, agus aig na cuirmibh bhliadhnail—an Nollaig 's a Bhliadhn' ur—bhiodh sonas 'us sugradh a' cur gairdeachais air an cridhe. Bha iad 's a mhor chuid 'n an daoine simplidh, neo-lochdach, a bha 'sealitainn airson duaise nan ionracan, air taobh thrll criochan na beatha so. Gu ma fada 'mhaireas an cliu, 's an cleachdaidhean ann an tir morh Chanada!

Bu mhath leinn uile na 'n d' thugadh am Piobaire coir dhuinn sgal air a phiob.

AM PIOBAIRE RUADH: 'N a dheagh am. Cha 'n eil tachas a'm bonnaibh cas na h-ograidh fathast, gu bhi air an urlar. Thoireadh Sine oran dhuinn.

FEAR-AN-TAIGHE: Tha mi 'faicinn Maighstir Niall air a bhiod gu sgialachd a thoirt dhuinn, agus an deigh sin, bheir Sine ghaolach luinneag dhuinn. Cha'n'eil dol as dhuibh a Niall.

NIALL SGOILEIR: Ma ta, a charaid chaoimh, ma dh' fheumas mi sgialachd a ghabhail, ceadaichibh dhomh gu' m bi i goirid.

'N uair a thainig ar n-athraichean do Chanada an toiseach, tha fios agaibh nach robh a bheag dhiubh ann an suidheachadh goireasach, ach ged nach robh, bha iad tiorail, misneachail, agus, a chumail suas an cridhe, chleachd iad na seann doighean a bh' aca 's a Ghaidhealtachd. Is cuimhne leam a bhi 'cluinntinn m' athar ag innseadh mu' n doigh chridheil air am b' abhaist do 'n t-seann Challuinne a bhi air a cumail. Bhiodh na daoine

ag cruinneachadh gu cuirm, bhiodh na sgialachdan, na h-orain, agus an dannsa dol mu'n cuairt agus rachadh iad dachaidh ri solus na gealaiche, moch 's a mhadainn. Mar thuirt MacLeoid :—

"Ann an dubhlach gharbh a gheamhraidh,
Cha b'e am bu ghainn' ar spors ;
Greis air sugradh, greis air dannsa,
Greis air canntaireachd a's ceol :
Bhiodh gach seanair aosmhor liath,
'G innse sgialachdan gun gho,
Air gach gaisgeach fearail, greannmhor,
Bha 's a ghleann 'n uair 'bha iad og."

Air oidhche Callainn' araidh, mu dha fhichead bliadhne roimhe so, bha cruinneachadh de 'n t seorsa so ann an siorramachd Bhruis, ri taobh Locha Huron. Bha grunn ghillean oga agus chailinn a lathair, agus bha sugradh nach bu bheag air a chuideachd. Ri am dol dhachaidh chaidh buidheann do na gillean seachad air taigh beag a bha ri taobh an rathaid, aite-comhnaidh seana bhoirrionnach air an robh am "frith-ainm," "Cuarag." B' aon do na seann bhoirrionnaich i aig nach robh dilsean no luchd-daimh 's an tir so, ach a bha tighinn beo air toirbheartas an luchd-duthcha. Bha min choirce 'us chruithneachd, buntata, 'us measan eile, pailt 's an duthaich, agus do na nithean sin, cha bhiodh uireasbhaidh air na cailleachan.

Cha bhiodh cuirm am measg nan coimhearsnach aig nach biodh Cuarag ; bha i 'na deagh bhan-sgialaiche, agus b'urrainn d'i fonn a chur air seann oran luaidh cho math ris an dara tea. Cha robh i aig a chruinneachadh araidh air a bheil mi a' deanadh aithris, agus bu mhor iongantas na cuideachd nach robh i a lathair. Shaoil cuid gu'n robh i tinn, oir 'n am beachd cha chum-

adh ni eile air faibh i; bha cuid do'n bheachd gu'n robh i ann an eigin, oir bha'n geamhradh cruaidh air a bhliadhna sin; 's mar sin bha cor Chuaraig air a cnuasachadh.

'N uair a rainig na balaich taigh na cailliche, chunnaic iad craobh no dha a leag a ghaoth, 'n an laidhe faisg air a bhothan. Shaoil iad gu 'n d' thugadh iad tiodhlac gun-fhios dhi agus chaidh aon diubh air ais airson tuadh no dha, bho 'n taigh as an d' thainig iad. Ann am beagan uine bha connadh gu leoir air a ghearradh, 's air a spealtadh airson teine iomadh la, agus an deigh beagan fala-dha, 'us stairirich mu'n uineig, a chur feagal air Cuaraig thug na gillean dhachaidh orra. 'N uair a thainig solus latha, chunnaic Cuarag a chruach chonnaidh, ach cha robh fios aice co a nochd an caoimhneas dhi. Cha b' fhada gus a robh i aig taigh a coimhearsnaich far a robh cuirm na Calluinne air an oidhche roimhe, agus b' ann aice bha 'n naigheachd. Bha 'n teaglach ag gabhail an trath-maidne, car anmoch an deigh cairis na h-oidhche, agus shuidh Cuarag gu bidh comhla riu.

"Ciod a thainig ort an raoir a Chuaraig, nach robh thu comhla ruinn ag cumail na Calluinne?" dh' fheoraich Fear-an-Taighe. Thug so an cothram labhairt dhi airson an robh i gu mi-fhoighidinneach a feitheamh.

"Tha mi taingeil a bhi beo," fhreagair i; "'s ann agam fhin a bha'n oidhche dheth. Bha sibhse gu suilbhir g' ar riarachadh fein le biadh 'us deoch, 'us fearas-chuideachd; bha mise a cruaidh-ghleachd ris an anacair, a bhochdainn, 's an Donas! Cha 'n 'eil sibh g'am chreidsinn? Ma ta innsidh mi dhuibh mar a thachair. Bha 'n oidhche a bagradh stoirm, agus cha robh ach bioran maide no dha air taobh staigh an doruis, airson an teine. Laidh feagal orm gu'n toisicheadh cur us cathadh

's gu'm bithinn air mo dhruideadh suas leis an t-sneachd. Chaidh mi air mo ghluinean ri taobh na teallaich a dheanadh urnuigh, 's thuit mi 'n am chadal. Cha'n fhios dhomh cia fad a bha mi mar sin ; ach dhuisgeadh mi le fuaim thuamach, a chuir clisgeadh orm bho chas gu ceann. Chuala mi guth mi-nadarra a'glaodhaich 'A Sheonaid Nic-Cuarra, thig a mach !' Bha mi ionnan a's marbh leis an fheagal. Thug mi suil air an uineig bho'n d'thainig an guth, ach mu thug, mo chreach 's mo leireadh, co 'bha sin ach am fear a's miosa, le suilean 'n a cheann mar eibhlean teine. Bha aon diubh lasrach, dearg, 's an t-aon eile lasrach, uaine,—mar gu 'm biodh e cam 'na fhradhrac. Bha adh-aircean soillseach air, 's na h-uile uair a ghluais-eadh e a cheann shaoileadh tu gu'm b'e an dealan-de a bhiodh a cluiche. Leig mi sgriach bais asam, a' tarruing seun beannaichte na Trianaid mu'n cuairt orm, agus air ball, chaidh Satan as an t-sealladh 'n a lasair theine. Cha robh fois dhomh-sa fad na h-oidhche. Ma rinn mi urnuigh dhurachdach riamh b'ann an raoir. Bha fadal orm airson solus an latha, agus dh' fhosgail mi 'n dorus mus robh ceo bho thaigh sam bith mu'n cuairt. Ach air m' fhirinn 's air m' fhacal ! Ciod a chunnaic mi fa chomhair mo shuilean ach cruach mhor chonnaidh a chuireas seachad an geamhradh dhomh. Dh' fhosgladh mo shuilean. B' e run an droch spioraid a thighinn eadar mi 's an urnuigh, ach cha 'n e amhain gu'n d' fhuadaicheadh air falbh e le buaidh a chreideamh, ach bho laimh an Fhreasdail uile-bheannaichte sin a tha coimhid thairis air Cuaraig, thainig freagairt do'm urnuigh anns a chruaich chonnaidh."

FEAR-AN-TAIGHE—Bitheadh creideamh Chuaraig anns

an Fhreasdal, neo-bhriste, is E gun teagamh a tha 'cur caoimhneis agus smaointean fial ann an cridheachan dhaoine. Mu'n Fhear a's miosa, 's ann a'm bruadar dubhach na h-oidhche a chnnaic i e; agus mu'n chonnadh, gu ma fada 'nochdas gillean oga, sunndach, leithid a chaoimhneis do dh' fheumaich bhochda na tire. Mile taing dhuibh, a Mhaighstir; 's math da rireadh an sgialachd a thug sibh thugainn a nochd. Cuiribh teine ris an tombaca, a nis, 's bheir Sine oran duinn.

Ghabh Sine an t-oran " Bruthaichean Ghlinn Braoin," a chuideachd a' togail an fhuinn.

FEAR AN TAIGHE: Sin aon do dh' orain mhilis Uilleim Rois, sar bhard gaoil na Gaidhealtachd. Tha da fhonn air an oran, a h-aon air a chleachdadh ann an siorramachd Rois, far an d'araicheadh am bard; agus an t-aon eile ann an Earra-Ghaidheal. 'S e 'm fear tuathach a's blaisde leam fein. 'Bheil dad agad-sa, Alasdair, a bheir thu dhuinn? Tha fios agad air riaghailt na ceilidh; 's fheudar do gach fear 'us te rud-eigin a dheanadh a chum solas na cuideachd, ma 's e oran no naigheachd, a bhios ann.

ALASDAIR DHRUIM-A-CHNUIC: Bho'n tha cnatan dona 'a cur dragh orm, cha dana leam fonn a thogail, ach feuchaidh mi ri naigheachd gle ghoirid innseadh dhuibh. Mar math uam, cha mhath thugam i, 's mar toir i gaire gus an aodann tha mi 'g earbsa nach toir i diar bho 'n t-suil. Ach gus am faigh mi cothram air mo chuimhne a tharruing ri cheile, nach faod srann air a phiob a bhi againn?

Chluich am Piobaire Ruadh port Chabarfeigh, agus thoisich Alasdair.

ALASDAIR: Air taobh an ear do thir-chaol siorramachd

Bhruis tha rugha creagach, geur, a seasamh ard thar garbhlach a chlaidaich, ris an abrar "Creag an Spioraid." 'Nuair a bhiodh gaoth fhuar, ghuineach, a gheamhraidh a' seideadh le osan thiamhaidh, b' abhaist do mhathraichean Chinn-an-Leoghainn 'bhi g' innseadh d' an clann, gu'n robh a Mhaighdeann Innseannach a mach, agus b'abhaist do luchd falbh na h-oidhche aithris le uamhas, mar a chunnaic iad og bhean sgiamhach 'n a seasamh air barr na creige, a falt fada, or-bhuidh, a' sroladh 's an stoirm. Bha an seanachas so ag eiridh bho sheann bheul-aithris a bh'aig na h- Innseanaich a bha aon uair a sealbhachadh na tire.

A reir na h-eachdraidh, bha da threubh Innseanach 's a chearn ud eadar an robh strith agus cogadh fuilteach. Aig ceannard a h-aon diubh bha nighean og, mhaiseach, a bha mar chlach a shul, 's air an robh gaol aig an treubh uile. Thugadh Eala-bhan mar ainm oirre. Bha fuil gharg a seorsa a bruchdadh 'n a cuislibh, agus an aghaidh comhairle agus aithn' a h-athar lean i an treubh air luirg a chath. Bha blar air a chur, anns an robh treubh na h- ighinn, d'am b' ainm na Hurons, buadhach. Ghlac iad Luathas, oighre og na Peutans, an treubh eile, agus cheanghail iad e eadar lamhan agus chasan gus am faigheadh iad cothram air bas amhgharach a dhioladhh dha. Chunniac Eala-bhan an t-oganach, —cha robh ann ach giullan—agus thuit i ann an teasghaol air. Bha fios aice air 'n a bha 's an dan da agus le innleachd sheolta thug i ma seach gu'n d' fhuair e as. A 'n sinn rinn e ni mi-chneasda. mi-nadarra, nach robh teisteil d' a cheann no d' a chridhe. Bhrath e an treubh aige fein d' an naimhdean, a' saoilsinn gu'n coisneadh sin fabhar agus lamh na h-ighinn dha bho na Hurons.

Ach ged a ghabh na Hurons cothram do'n fhoill, cha deach leo 's a chath an uair so, agus b' fheudar dha teicheadh bho 'chuideachd fein airson a bheatha. Thug e air gu treubh a leannain a' n dochas gu'n gabhadh iad ris, 's gu'n deanadh iad a dhion bho 'chairdean. Ach bha e air mhealladh. Bha inntinn nan Innseannach bruideil agus truaillte gu leoir, ach cha bhiodh dad aca ri dheanadh ri neach a dhearbh e fein a bhi cho cealgach, mi-dhileas s' a bha Luathas. Chaidh e fein agus Eala-bhan a sgaradh o cheile agus threoraich an ceann-cinnidh e gu sgorr ard ri taobh an Loch. Air a bhinnein labhair aon do sheanairean na treibhe mallachd os a chionn, agus thilg iad e leis a chreig, a dh' fhaotainn bais s' an doigh so air son a mhi-dhilseachd d' a threubh. Ach 'n uair a bha so dol air aghairt, cha d' thug iad fainear gu robh Eala-bhan ag amharc orra troimh'n doire dhomhail, a suilean bagarach a loisgeadh le nimh-theine. Cha luaithe a bha fear-a-cridhe thar na creige na thug i sgal oillteil aisde a chuir clisgeadh air a chridhe 'bu chalma bha'n sin. Le aon leum bha i air oir na creige agus ag tionndadh air a h-athair, thuirt, i, "An lamh a dhochann mo ghradh, lot i mo chridhe gu bas, 's cha bhi fois aig mo spiorad tursach, gus am bi iarmad mo threubh gu tur air a ghearradh as." Agus leis a sin, leum i bharr na creige mus b' urrainn na h-Innseanaich ghealtach greim a dheanadh oirre. B' e so bonn na beil-aithris, agus b' e samhladh Eala-bhain, n' am b' fhior, a bha ri fhaicinn air binnein na creige, a tha a nis a dol fo'n ainm "Creag an Spioraid."

FEAR-AN-TAIGHE: Tha sinn 'n ur comain airson an naigheachd chiataich so. Tha iomadh sgeula, neonach air innseadh mu na h-Innseanaich, 's tha sinn ag earbsa

gu'n cluinn sinn tuille dhiubh mu'n teid a bhliadhna so seachad.

SINE: Nach eil Gilleasbuig dol a thoirt oran duinn?

LACHLANN AN T-SRATH: Bi modhail a Shine; tha do shuil a' cur Ghilleasbuig air bhreislich, an gille coir.

FEAR-AN-TAIGHE: Sin agad a Shine! Ach gheibh sinn sgeula Sithche Ghlinne-Cuaich, o Ghilleasbuig an Saor.

GILLEASBUIG: 'S fheudar striochdadh, a's suil chorrach Shine orm. Ma ta, so agaibh an sgialachd, cho math 's a's cuimhne leam i. Bha e 'n a chleachdadh aig na tailleirean, roimhe so, a bhi dol bho thaigh gu taigh, a' dh obair. Rachadh fios a chur orra gu taigh agus dh' fhanadh iad a 'n sin gus am biodh an obair criochnaichte. Chuir Fear Ghlinne-Cuaich fios air taillear a bha 'comhnaidh faisg air, a thighinn g'a thaigh a dheanadh deise dha. Chaidh e ann. Bha e ro mhath air cluiche na tromp. 'S an fheasgair an deigh dha bhi troimh obair latha, bhiodh e cluiche dhaibh, 's bha iad ro-thoilichte leis an taillear. Bha leanabh aig Fear Ghlinne-Cuaich, a bha bliadhn' thar fhichead a dh' aois, 's cha b' urrainn da bruidhinn no coiseachd a dheanadh. Bhiodh e 'la 's a dh' oidhche 'n a shineadh ann an creathaill aig ceann an t-seomair, 's cha b' urrainnear gu leoir bidh a chumail ris; bhiodh e 'g itheadh gun sguir. Dh' fheumadh an searbhanta an spain a chumail ri bheul, a choinn nach robh lughs 'n a laimh fein gu sin a dheanadh. Na'm fagadh i e leis fein, cha bhiodh sith 's an taigh, a los a ghlaodhaich. Bha an taillear 's an searbhanta 'n an suidhe air oidhche araidh leotha fhein. 'us thug an taillear lamh air an trompa mar a b' abhaist dha. Ghairmeadh an

searbhanta a mach agus 'n uair a bha i as an t-sealladh sheall an leanabh air an taillear agus rinn e lachan mor gaire, a cheud ghaire a chualatar riamh uaithe. Dh' innis an searbhanta do Fhear Ghlinne-Cuaich gu'n robh an leanabh toilichte le ceol an tailleir, 'us dh' fhasdadh an taillear airson mios a chum an leanabh a ghiollachd 'us ceol a chumail ris. Bha 'n taillear a suidhe suas g'a fhaire na h-uile h-oidhche, 's bha 'n searbhanta g'a ghleidheadh re an latha. Air an treas oidhche thoisich an leanabh air cronan a chumail ris a cheol, 's bha e gaireachdaich gu h-anabarrach. Shaoil Fear Ghlinne-Cuaich gu robh buaidh ann an ceol an tailleir a bha iongantach. Bha an leanabh a fas ni bu daine agus air an ath oidhche thainig e a mach as a chreathaill 's thoisich e air sraidearachd ri ceol na trompa. Thuirt e ris an taillear gu'n deanadh e duine beartach dheth mar innseadh e do neach sam bith an ni a bha e dol a dh' innseadh dha mu thimchioll fein. An sin dh'innis e do'n taillear gu robh mac dligheach Fhir Ghlinne-Cuaich air falbh aig na Sithchean ann an Beinn-Eadargain agus gu'n do chuir na Sithchean esan 'na aite a chum deuchainn mhor a chur air Fear Ghlinne-Cuaich. An deigh dha dannsadh greis, chaidh e air ais do'n chreathaill. An ath oidhche, 'n uair a thainig e a mach as a chreathaill, dh' fhas e cho mor 's gu'n robh a cheann a ruigsinn an lobhta, 's bha an taillear a gabhail feagail as. Shuidh e sios aig a bhord a bh' aig an taillear 's ghabh e roinn do'n t-suipeir a bh' air. Dh' eirich e a dhannsa, agus dh' fhas e aighearach, 's thoisich e air seinn :—

"'S fhada bh'uam fhin mullach Beinn Eadargain,
'S fhada bh'uam fhin beallach a Mhoraghain ;

Cul na mullaichean, 's beul na monaidhean,
'S gur fada bh'uam fhin beallach a Mhoraghain."

Chaidh e a' n sin air ais do'n chreathaill. La' r na mhaireach, smuainich an taillear gu'm bu choir dha innseadh, mar a thachair, do Fhear Ghlinne-Cuaich, s' gu'm faigheadh e a mhac air ais. Chomhairlich e gu'n rachadh Fear Ghlinne-Cuaich am folach air cul na leaba, ann an ceann an tinnich, agus mar a chitheadth e an Sithche air a chois, 'bhi deas g'a thilgeadh a mach air an uinneig, a bha gu bhi air a fagail leth-fhosgailte air son an aobhair. B' ann mar sin a bha. 'N uair a thainig an oidhche, 's 'n uair a ghabh an Sithche a leoir do'n bhiadh 's do 'n deoch, 'chaidh a chur air bord an tailleir, 's gu h-araid do' n deoch, rinn e danasadh mar a b' abhaist, a fas ni bu mho, 's ni bu mho, na h-uile car, gus am b' fheudar dha a cheann a chromadh fo'n lobhta. Mar a bha e gu dol air ais do'n chreathaill, nochd Fear Ghlinne-Cuaich e fein, le claidheamh ruisgte aige 'n a laimh. Thug an Sithche aon leum as a mach troimh 'n uinneig. An deigh dha faotainn a mach, rinn e guidhe do'n taillear 's do Fhear Ghlinne-Cuaich, a bha fuathsach sgreamhail. Dh' eisd iad ris a ghuidhe agus a'n sin bhagair Fear Ghlinne-Cuaich gu'n cuireadh e teine ris an tom mar bitheadh a mhac air a thoirt suas an ceann ceithir uairean fichead. Aig ceann na tim sin thainig an t-oighre dhachaidh, agus bha gairdeachas mor air a dheanadh, 's rinneadh cuirm a mhair bliadhna 'us la.

Sin agaibh sgeula Sithche Ghlinne-Cuaich mar a chuala mi i anns an Eilean Thiristeach. Tha i gle shean agus tha i air a h-innseadh air caochladh doigh ann an caochladh aitean.

FEAR-AN-TAIGHE: Chuir Teachdaire Gaidhealach Thormoid Mhic-Leoid, agus eolas ar la-ne, as do na beachdan neonach a bh' aig ar n-athraichean mu Shithchean, 's mu bhuidsichean ; a' s math gu'n do chuir ; ach tha mi de'n bheachd gu bheil faoineis ni 's measa a' n ceann moran do'n mhuinntir oga 'a nis 'na saobh-chrabhadh ar sinnsearan. An toir thu oran duinn, a Chiorstaidh?

Sheinn Ciorstaidh, "Fhir a Bhata," na doigh thait-neach fein, 's ghairmeadh air Lachlann an t-Srath air-son sgialachd.

LACHLANN-AN-T-SRATH: Bha sibh a' bruidhinn ma na buidsichean, s'bha Gilleasbuig ag innseadh ma na taillear-an. Anns an eilean bheag 's an d'rugadh mise, eilean Beinn a Bhaoghal, bha e 'n a chleachdadh aig cuid do na taill-earan a bhi 'g obair bho thaigh gu taigh, mar a b' abhaist dhuinn a bhi 'g radh "A'dochann a chait." Innsidh mi sgialachd bheag air aon diubh sin. Bha e ann an taigh ag obair agus bha boirrionnach faisg air an taigh sin, aig an robh an droch shuil. Is e sin, b' urrain di am bainne a thoirt bho'n chrodh, an t-im bho chrannachan nam banarach, a neart bho'n ainmhidh, 's a shlainte bhoen duine. Thainig i staigh aon mhadainn do'n taigh far an robh an taillear ag obair, a dh' iraraidh eibhleig theine. Bha'n taillear ag obair gu dian, a fuaitheal aig aon cheann do'n taigh, 's bha bean-an-taighe, ag deanadh ime, aig a cheann eile. Cha robh ach aon seomar mor 's an taigh le aite teine 'sa mheadhon. Thug i eibhleag as an teine us dh' fhalbh i. Cho luath 's a bha i air taobh a muigh an doruis dh' eirich an taillear, 's chaidh e gus an teine. Thog e an clobha s' chuir e eibhleag theine 's an t-soitheach uisge, a bha 'na sheasamh

aig taobh a bhalla. Bha bean-an-taighe gearan nach robh im a' tighinn, 'n uair a thainig am boirrionnach air a h-ais airson eibhleig eile. Thuirt i nach b' urrainn d'i an teine a lasadh, nach robh fhios aice ciod bha cearr air. Dh' fhalbh i leis an dara eibhleag, 's eirich an taillear 's chuir e eibhleag eile 's an t-soitheach uisge. Thainig a bhean air a h-ais an treas uair. Cha b'urrainn d'i an teine a bheothachadh, 's cha robh fios aice ciod a dheanadh i. Cha d' thuirt an taillear diog, ach 'n uair a dh' fhalbh i leis an trieamh eibhleag, dh' eirich e 's chuir e an treas eibhleag 's an t-soitheach uisge. "Ciod a tha thu deanadh mar sin?" dh' fheoraich bean an-taighe. "Seall," fhreagair an taillear, "d e mar tha an t-im a tighinnn air aghairt." Dh'fhosgail a bhean am muidhe ; bha'm bainne air bristeadh ach cha ro coltas ime ri fhaicinn. "Thig leam a'n so," ars' esan, 'us thanig i gus an teine. A'n sin, far an do chuir an talliear na h-eibhleagan, bha tri mill do'n im. "'S e-boirrionnach olc a tha'n sud" ars' an taillear, "Tha n' droch shuil aice. Thainig i an' so a ghoid an ime agus thug i leatha e s na h-eibhleagan teine, ach thainig e air ais le bhi 'cur nan eibhleagan eile 's an t-soitheach uisge. Ma thig i air a h- ais a rithist, ach tha mi creidsinn nach d'thig, cuiridh mi comharradh na croise air a bathais leis a chlobha, air a dheanadh dearg-theth, 's cha chuir i dragh air creutair tuille fhad 's is beo i."

FEAR-AN-TAIGHE : 'S math a gheibhear sibh a Lach-lainn. Faodaidh sinn a nis an t-urlar a reiteachadh, 's ma sheideas am Piobaire suas an ceol, dannsaidh na h-ighneagan agus am Maighstir-Sgoil 'us Gilleasbuig-an-Saor, an "Ruidhle-Thullachan" dhuinn, mus fas an oidhche ni 's anmuiche.

(Bha Ruidhle-Thullachan air a dannsa a reir iarrtais Fear-an-taighe, 's an deigh sin chaidh deoch an doruis mu'n cuairt 's ghabh an luchd taghail an cead.)

# FEASGAR SABAID 'SA GHAIDHEALTAGHD.

Fhuair sinn dachaidh bho'n eaglais mu cheithir uairean an deigh meadhon latha, agus bha diathad bhlasda, riarachail, deas air ar son. Cha robh an teaghlach beartach, ach ni mo bha iad eisimeileach; le dichioll agus deagh fhearas-taighe, bha iad ag cosnadh beoshlainte chuimsich, mheasarra, 's mar robh iad stroghai 'n an caitheamh-beatha, cha robh iad uireasbhach 'n an crannchur. Ach b' e' n cleachadh, agus cleachdadh na duthcha d'am buinneadh iad, ullachadh araid a dheanadh fa-chomhair na sabaid, agus bhiodh araon na trusgain a b'fhearr a bh' aca air an caitheamh, agus am biadh's an t-annlann a b'fhearr a bha 'n an comas, air an cur air a bhord aig am na diathaid. Air an latha araid so, shuidh an teaghlach sios gu bidh, gu modhail, ordail, mar bu ghnath, an clann bheaga le 'a lamhan paisgte, 's an suilean duinte; an fheadhainn mhora le'n cinn cromta, a' feitheamh gu foistinneach air a bheannachd. Bha 'n comhradh aig a bhord freagarrach do'n la 's do'n am, stolda, gun bhi ro-sholuimte. Cha robh na h-igheanan ag innseadh do chach a 'cheile ciod na srolagan riomhach a bha am ban-choimhearsnaich a caitheamh; ni mo thuirt Anna ri Mairi gu robh boineid ur air ceann Pheig-

idh Bhrice. Cha robh guth air gnothaichean na seachdainn, no air sgeulachdan faoine an t-saoghail. Bha e soilleir gu robh urram air a chuir air La an Tighearna leis an teaghlach so. Chaidh, gun teagamh, aon do na balaich oga faisg air bruaich na h-eucoir, 'n uair a thuirt e ri bhrathair, gu robh Ipidh Chrubach agus Alaidh Ruadh 'n an cadal re na searmoin, agus gu'n do thuit bocsa snaoisein a Chamaranaich Mhoir air an urlar, eadar dha shuidheachan, ach ghlac suil a mhathar e mus deachaidh e ni b' fhaide, agus shiolaidh e sios gu samhach ri dhinneir. Chrom fear-an-taighe a cheann gu seimheil, eisimeileach, a thoirt buidheachais airson maitheis De agus toirbheartais an fhreasdail a dh' ullaich dhaibh teachd-an-tir; agus an deigh dha so a dheanadh, chord iad air co a dh' fhanadh aig an taigh, re an fheasgair a ghabhail aig an spreidh.

Mu sheachd uairean thoisich a choinneamh, ann an taigh Huistein Mhoir, a bha lan gu ruig an dorus. Thainig an sluagh 'n am badanan bho gach taobh gu taigh na coinnimh. Bu chiatach a bhi g' am faicinn ag cruinneachadh. Bha na frith-rathadan, air an robh iad ag imeachd gu mall, a' dol troimh achaidhean arbhair 's an dias; ri taobh raointean bhuntata a bha dearsadh le barr-a-gug na sil luathraich. Bha am feasgar ciuin, meath-bhlath, mu dheireadh an t-samhraidh. Bha fionnarachd na camhanaich ag urachadh 's ag aiseag an suigh 's an snuaidh agus am|boltraich cubhraidh do na luisreagan, 's do na ditheinean-fiadhaich a bha air am fasgadh tioram le teas ard mheadhoin latha.

Ach ma bha 'n sealladh a muigh, a leigeil ris, mar a bha e ag deanadh, maise naduir agus mor-mhaitheis Iehobha,—ma bha 'n sealladh aluinn, so, lan-inntinneach

bu mho gu mor na sin a bha druighteachd na suaimhneis naoimh a bha 'n a laidhe air a choinnimh. Agus ni robh na coilltean uaine, na raointean arbhair bhuidhe-ghorm, leth-abaich, maoth-mheilich nan uan oga, ceol binn eun nam preas, agus cubhr'achd an adhair shamhraidh, 'n an ullachadh neo-iomchuidh do 'n anam a bha 'sireadh fardaich iriosail an aoraidh, a chum cliu a thoirt do Chruithfhear na cruinne, 's a chum ainm a ghloireachadh airson toirbheartais a fhreasdail agus mor thiodhlaicean a ghrais. Mu 'n cuairt air a cheann-teine (an seomar far am b' abhaist do'n cheilidh bheadarraich a bhi rioghachadh, agus air an aobhar sin, mar bu trice, an seomar bu mho's an taigh) bha daoine 'us mnathan, sean 'us og, n' an suidhe. Cha robh diog no gluasad a' bristeadh samhchair na cuideachd; bha iad 'n an sluagh soluimte; stuama 'n an giulan, durachdach 'n an inntinn. Bha e soilleir gu'm bu mhuinntir iad aig an robh creideamh anns na firinnibh mora a bhuineas do' n Diadhachd, agus a shocraich an caitheamh-beatha a reir an creidimh.

Anns a chearnaidh do'n Ghaidhealtachd mu bheil mi 'deanadh aithris, bha a choinneamh shabaid fheasgair, re iomadh bliadhna fhada, air a bonn. Bha i sean ri linn ar seanairean agus cha 'n eil mor theagamh nach deachaidh a suidheachadh leis na ministeirean ainmeil a bha 's an Taobh Tuath, dluth air da cheud bliadhna roimhe so. Bha na sgireachdan air an roinn am measg nan eildeirean a reir aireamh nan teaghlaichean agus an astair bho chach a cheile. Bha a choinneamh air a cumail anns gach taigh 's a chuairt, seachdainn mu seach, agus far am biodh deich no dusan taigh 's an roinn, bhiodh an aireamh sin do sheachdainean mus d' tigeadh i air teagh-

lach an dara uair. Bha an rian so ag oibreachadh gu ro-mhath ; bha 'n sluagh eudmhor mu'n chuis agus bha araon eolas air na sgriobtuiribh agus crabhachd air an craobh-sgaoileadh.

Ann am facal no dha faodar iomradh a dheanadh air an doigh anns an robh am feasgar sabaid air a chur seachad aig aon do na coinneamhan so, a bha air a cumail, mar a chunnaic sinn, air an oidhche araid a th' againn 'san amharc, ann an taigh Huistein Mhoir. Bha 'n sluagh a feitheamh le geur aire ri teachd a steach an eildeir a bha gu bhi riaghladh na coinnimh. Bha cathair ghair-deanach mhor air a' cumail falamh air a shon ri taobh an teallaich agus air dha tighinn a staigh shuidh e innte, agus shin bean-an-taighe am Bioball mor 's an leabhar sailm d'a ionnsuidh bho sgeilp a bha ri taobh an teintein. Thug e a' mach salm agus sheinneadh tri rannan d'i. B' iad na briathran a ghabh iad, iadsan anns a bheil an Salmadair 'moladh Dhia airson toradh na talmhain :

An Talamh tha' thu 'fiosrachadh, 's 'g a uisgeachadh gu réidh
Le amhainn Dhé tha lan de'n uisg', trom beartach ni thu e.
Dhoibh arbhar tha thu 'deasachadh, le' d' fhreasdal caomha fein ;
'S ag uisgeachadh le pailteas mor, nan iomairean gu mìn.

A sgrioban leagaidh tu a sios, le frasaibh ni thu tais ;
A chinneas agus fhochann fos, beannaichidh tu le mais ;
Mu'n bhliadhna coron tha thu 'cur, le d' mhaitheas fein, a Dhé ;
Tha saill a' sileadh anns gach ait, o d' cheumanaibh gu reidh.

Air cluainibh glas an fhasaich luim, nuas silidh iad gu mion ;
Na tullaich bheag', gach taobh a ta lan aoibhneis agus gean.
Na cluainean air an sgeadachadh le treudaibh anns gach ait ;
Na glinn, le arbhar folaichte, a seinn le iolaich ard.

Thog iad an guth gu fonnmhor binn 's an t-sailm,

gach neach a seinn a mach gu cridheil, beothail, 's a deanadh co-sheirm aluinn le cheile; oir am measg shochairean an aite bha sgoil-sheinn anns an robh fuinn nan salm air an teagasg do'n oigridh, 's cha robh feum air coisir no air inneal ciuil ann an eaglais no ann an coinnimh.

B' e 'n cleachdadh gu'm biodh a cheud urnuigh air a cur suas le fear-an-taighe, an dara, le fear an taighe 's an robh a choinneamh air oidhche na sabaid roimhe sin, 's an treas urnuigh roimh 'n dealachadh, le fear an taighe 's am biodh a choinneamh air an ath oidhche shabaid an deigh sin. B' ann mar sin a bha air an oidhche so. Dh'iarr an t-eildear air fear-an-taighe 'dhol an ceann na h-urnuigh, 's mar neach a chleachd a bhi umhal dh'eirich e gu foil. Labhair e gu socrach, ciuin, ag cothramachadh gach facal, 's gach iarrtas, bha 's an urnuigh ghoirid.

A'n sin, leughadh cuibbrionn do'n fhirinn, an caibideil 's an robh ceann-teagaisg na searmoin Ghaidhlig, air madainn an latha sin, 's an eaglais. Leugh an t-eildear an ceann-teagaisg an dara uair, agus a reir gnaths na coinnimh, dh'iarr e air gach gilleog 'us duine 'bha lathair, cuibhrionn goirid do 'n t-searmoin aithris dha agus bha rud-eigin aig a h-uile h-aon diubh ri innseadh. Bha cuid aig nach robh cuimhne mhath, 's nach b'urrainn an teagasg a chual' iad a chur air rian ceart, ach thigeadh an t-eildear no aon do na daoine eile g' an codhail 's bhiodh beachdan, samhlaidhean, no teagasgan a mhinisteir, mar a dh'fhaodadh na cuise 'bhith, air an cur ceart. Agus mu'n rachadh a chuibhrionn so do'n dleasdanas thairis, air uairibh, dh' fhaotadh gu'n innseadh aon do na daoine nach robh aig an t-searmoin, beachdan an ughdair

dhiadhaidh a bha e 'leughadh re an latha aig an taigh.

Bhiodh, a nis, an t-am ann airson nan ceisd. Bha leabhair-aithghearr nan ceisd air a roinn ann an tri earrannan, 's bha earrann air a gabhail gach oidhche. Bha ceisd no dha, a reir an aireamh bhiodh a lathair, air an cur air gach neach, og 'us sean agus feumar aideachadh gu robh an deagh chuimhne aig an airemh bu mho dhiu. An deigh so bha da rann sailm air an seinn agus urnuigh air a cuir suas. Leugh an t-eildear caibideil eile rgus le seinn a ris, agus urnuigh thugadh a choinneamh gu crich.

Sin an doigh a bha'm feasgar sabaid air a chaitheamh 'san sgireachd anns an d'rugadh, 'san do thogadh an sgriobhadair, agus ann an iomadh sgireachd eile do'n Earra-Thuath. Mar a thugadh fainear, 's iomadh bliadhna bho'n chaidh a chleachdadh so a shuidheachadh, agus tha e fathast air a ghnathachadh mar bu dual. Mar 'eil aireamh an luchd-eisdeachd aig na coinnimhean cho lionmhor 's a b'abhaist, cha 'n ann a chionn gu bheil tograidhean an t-sluaigh air an tarruing o nithean siorruidh, ach a chionn gu bheil clann nan Gaidheal a cosnadh am beo-shlainte fad eir falbh bho achaidhean uaine tir an duthchais, 'n am fogarraich ann an tiribh chein ; 's mar 'eil luchd-aideachaidh cho comasach, deasbhriathrach, ann a bhi togail fianuis air taobh na firinn 's na coireachd, 's a bha an athraichean leth-cheud bliadhna roimhe so ; mar eil gibhtean cinn Phoil aca, guidhemid gu'm biodh tomhas iomchuidh do ghradh Bharnabuis 'n an cridheachan.




WHEN you hear of a medicine being in "everyone's mouth," and when you are told of a medicine that commands a larger sale than any of its competitors, and the demand for which increases year by year, and for many years, then you may be certain it possesses no ordinary degree of merit. Such, in brief, has been the history of **Dr. Thomas' Eclectric Oil** up to the present time. From far and near, from the rich and the poor alike, have poured in streams of testimony as to the wonderful cures effected by this **Oil.** In cases of Neuralgia, Rheumatism, Lumbago, Lame Back, Asthma, Catarrh, Diphtheria, Coughs, Colds, Sore Throat and Croup it has achieved marvellous results; it has been used with equal success in the treatment of Piles, Frostbites, Chilblains, Toothache, Earache and Headache, while in its application for Burns, Bruises, Wounds and Sprains it has operated like a charm.

---

**USED FOR ALL AILMENTS.**—MR. CHAS. G. GRIMES, Walker's Point, Ont., writes:—"**Dr. Thomas' Eclectric Oil** cures so many different diseases that everyone uses it, and says it is the best medicine ever sold in this part of the country."

**STREET CAR ACCIDENT.**—MR. THOMAS SABIN says:—"My eleven year old boy had his foot badly injured by being run over by a car on the Street Railway. We at once commenced bathing the foot with **Dr. Thomas' Eclectric Oil**, when the discoloration and swelling were removed, and in nine days he could use his foot. We always keep a bottle in the house ready for any emergency."

MR. JOHN GRAHAM, Stevensburg, Mich., writes:—"**Dr. Thomas' Eclectric Oil** is the best family medicine you can have in the house. I have been using it for fifteen years."

MR. W. B. HILL, Cobourg, says:—"I have used it for croup, and found it all you claim it to be; can also testify to its efficacy in relieving pains in the back and shoulders."

---

**NORTHROP & LYMAN CO., LIMITED,**

**21 FRONT STREET WEST, TORONTO.**

